# THIG GU IOSA!

LE NEWMAN HALL.

EAD. LE AONGHAS MAC-AN-T-SAOIR,
MINISTEAR CHEANN-LOCHSPEILBH.

EDINBURGH:
MACLACHLAN & STEWART, 64 SOUTH BRIDGE.

1883.

## *Urnuigh airson an Spioraid Naoimh.*

A Dhe Uile-chumhachdaich, do'm bheil na h-uile cridhe follaiseach, na h-uile iarrtus aithnichte agus o nach 'eil nithe diomhair air bith folaichte; glan smaointe mo chridhe le feart-analach do Spioraid Naoimh, chum gu 'n tugamaid fior-ghràdh dhuit; 's gu'n àrdaicheamaid gu h-airidh d'ainm naomh; tre Iosa Criosd ar Tighearn. *Amen.*

## *Misneach o Dhia.*

"Iarraibh agus bheirear dhuibh: siribh agus gheibh sibh: buailibh an dorus agus fosgailear dhuibh." Mat. vii. 7.

"Ma dh'iarras Mac aran air aon neach agaibh-sa a ta 'na athair, an toir e dha clach? no ma dh'iarras e iasg, an toir e nathair dha an àit eisg? no ma dh'iarras e ubh, an toir e scorpion da? Air an aobhar sin ma 's aithne dhuibh-sa a ta olc, tiodhlaca maithe a thoirt do ur cloinn, nach mòr is mò na sin a bheir bhur n-Athair neamhaidh an Spiorad Naomh dhoibh-san a dh'iarras air e?"

# *Thig gu Iosa.*

Eisd ! a cho-pheacaich ionmhuinn ris a' chuireadh chaomh agus iongantach so ! Tha Dia a' labhairt 's a' labhairt *ruinne*, Riut-sa fhein ! Tha'n t-Athair ag ràdh, " *Thig !* " Tha 'm Mac ag ràdh. " *Thig!*" Tha'n Spiorad Naomh ag ràdh " *Thig !* " Tha na h-aingìl bheannaichte ri ath-ghairm air an fhuaim, "Thig !" Mòran pheacach bochd a ghabh ris a' ghairm a' togail suas an guthanna gu h-aonsgeulach 's 'a chuis 's ag ràdh, "Thig gu Iosa !" Tha 'n leabhar beag so ag aontachadh san athchuinge, agus leis an uile dhùrachd, threibhdhireas agus ghràdh, ag aslachadh ort, gun mhoille " Teachd gu Iosa !"

'Nuair a bha E fein air thalamh, 's a sheall e mu 'n cuairt gu h-iochdmhor air an t-sluagh, lan-fhiosrach air cho lionmhor 's a bha 'm peacanna 's an doilgheasan, thubhairt E gu caomhail, " Thigibh a m' ionnsuidh-sa sibhse uile a ta ri saothair agus fo throm-uallach agus bheir mise suaimhneas dhuibh !" Mat. xi. 28—31. An nì a thubhairt E 'n uair sin tha e 'g a ràdh *anis !* An cuireadh a thug E do dhaoinibh an là sin, tha e, mo cho-pheacach 'g a thoirt duit-sa ! Thig do m' ionnsuidh-sa. Nach 'eil thu fo throm-uallach le cionta ? O mata *Thig gu Iosa ! Thig gu Iosa !*

# *Thig gu Iosa.*

Tha e 'gealtuinn suaimhneis! Ach mòran ni's fhearr na suaimhneas cuirp tha suaimhneas anama! Is truagh neach a bhi 'na thràill, air a shàruchadh, ag osnaich, 's a' call fala! ach mòran ni's measa a a bhi 'm braighdeanas aig Satan a' tarruing mu'n cuairt droch-choinnseis agus cridhe chràidhtich! Fois uaithe so cha ghabh faotuinn ach le teachd gu Iosa, agus ma thig sinn, aotromaichidh Esan gach uallach eile. Am bheil thu bochd? Thig, agus ni Esan thu saibhir gu siòrruidh! Am bheil thu tinn? Thig, agus leighisidh E thu o' d' euslainte a' s measa. Am bheil thu brònach? Thig agus tiormaichidh e do dheòir! Am bheil thu air call dhìlsean? Thig! Bithidh Esan duit 'na bhràthair ann an teinn, nach caochail agus nach bàsaich am feasd! Am bheil am peacadh 'na uallach? Thig gu Iosa agus bheir E air falbh gu buileach e! Am bheil thu fo gheilt mu la a' bhàis agus a' bhreitheamhnais? Thig, agus an là sin duit bithidh mar chamhanaich beatha 's glòire! O, mata, thig! A bhi ach amhàin *air ar gairm le Tì mar so* bu chòir gu'm bu leoir gu'r deanamh aoibhneach. Mu choigreach dh' fhaodamaid a ràdh, "Theagamh nach 'eil maith air bhith 'na bheachd dhomh;" mu dhuine bochd, "Cha n' urrainn e mo chuideachadh, cia air bhith cho toileach;" mu dhuine feineil saibhir, Co aig a's urrainn fiughair a bhi ri nì air bhith uaithe." Ach nan abradh Howard no Wilberforce ri fear-bròin, "Thig" dh' fhaodadh e bhi uile-chinnteach gu'n robh caoimhneas san amharc. Anis, An Tì sin a tha 'ga d' chuireadh-sa, a pheacaich, tha 'n dà chuid comasach

agus toileach do chòmhnadh! Tha eideadh aige air son nan lomnochd, lòn air son nan acrach, saibhreas air son nam bochd, beatha mhaireannach air son nan uile! A cheart fhacal, "Thig" is leòr gu d' dheanamh aoibhneach! Diol-deirce dall aig taobh na slighe, 's e 'cluinntinn gu 'n robh e 'dol seachad ghlaodh amach, "Tròcair, Tròcair!" Dh'iarr an sluagh air a bhi sàmhach; ach ghlaodh esan ni b'àirde, "Dean trò-cair orm." Marc. x. 47. Thug Iosa cuireadh dha; 's an sin thubhairt cuid, mar gu faodadh e 'nis a bhi cinnteach a beannachadh, "Biodh misneach agad, tha e 'ga d' ghairm." Bha fhios aca nach do ghairm Criosa riabh 's an sin gu 'n do dhiùlt agus mar sin dh'iarr iad air an duine bhochd gàirdeachas a dheanamh. A pheacaich, Bi *thusa* fo dheagh-mhisnich, tha 'n ceart Iosa sin ga d' ghairm-sa! Mar a thilg an dall 'fhalluing dheth chum nach biodh e 'na chulaidh bhacaidh, tilg thusa dhiot gach peacadh a chumadh tu, bris troimh gach culaidh-bhacaidh a tha 'domhlachadh na slighe, agus a' tuiteam aig casaibh Iosa, abair "Dean tròcair orm; tha mi dall; tha mi caillte; teasraig, no tha mi caillte" Mat. viii. 25. Am bheil thu 'nad' pheacach tuillidh 's mòr? Is motha d' fheum air teachd! Am bheil agad coinnseas ciontach? Leis a' choinnseas chiontach sin, thig! Am bheil cridhe aingidh agad? Leis a' chridhe aingidh sin, thig! Am bheil thu gun ni agad leis an ceannaich thu a dheagh-ghean? "Gun airgead," thig! Saibhir agus bochd, maighistirean agus seirbhisich, sean agus og, an duine geal agus dubh, peacaich do na h-uile gnè, Thigeadh!

Leugh Is. lv.; Mat. viii. 1—17. xi. 28—30; Marc. x. 46—52; Taisb. xxii. 17.

# *C'arson a Thiginn? Is Peacach thu! Thig air son Maitheanais.*

Theagamh nach 'eil thu mothachail *gu'r* peacach thu. Air a' chuid a's lugha tha thu 'm beachd nach measa thu na muinntir eile ach gu'r fhearr thu na mòran. Cha mhisgear, cha mheirleach 's cha n' adhaltranaich thu, ach tha thu 'coimhead na Sàbaide, a' leughadh a' Bhìobuill 's a' dol do thigh Dhe. Ach an d' rinn thu da rìreadh ùmhlachd a thoirt do na h-àithntibh *uile?* Gun a h-aon a bhriseadh *riabh* dhiùbh? Do ghnà fìrinneach, geimnidh stuama, treibhdhireach, mathach, caomhail? Nach do cheaduich thu, thu fein *riabh* ann an uabhar, am mi-rùn, am feirg, an ceilg no 'n ana-miann? Tha Dia ag iarraidh fìor-ghloine 's a' chridhe cho maith 's anns a ghiùlan o'n leth-muigh agus is aithne dha ar n-uile smaointean. An d' altruim thu riabh mata smaoin peacaidh a' d' *chridhe*, ged bha eagal ort o 'n leth-muigh a chur an gnìomh? Osbarr 's i cheud àithne 's an àithne shònraichte an Tighearn ar Dia a ghràdhachadh le 'r n-uile inntinn agus neart. An d' rinn thu daonnan sin? An robh thu 'ghnà taingeil air son a thròcairean; a ghnà le curam a' leughadh 'fhocail, gu bi umhal dha, a ghnà a' feuchainn ri Esan a thoileachadh, a' gabhail tlachd ann a bhi 'g ùrnuigh Ris, a' deanamh sòlais 'na latha, 'na shluagh, 'na aoradh, a ghna a' strigh ri bhi "naomh mar a ta Esan naomh," a' dheanadh 'fhirinn e aithnichte, gu impidh chur air muinntir eile Esan a ghràdhachadh, 's an d' rinn thu oidhirp 's na h-uile ni Esan a ghlòrachadh? Ma rinn thu so a ghnà cha d' rinn thu ach dìreach do dhleasnas, 's cha n' eil cùis-uaille air bith agad. Ach sin cha d' rinn thu 's tha do

choinnseas 'g a innse dhuit. Tha fhios agad gu 'n do pheacaich thu mìltean a dh' uairibh. Tha fhios agad gu 'n robh thu 'g iarraidh do thoil-inntinn fein, 's a' d' ghniomharaibh a 's fearr cha robh thu air do bhrosnachadh le durachd Dia a thoileachadh. Bha thu 'tighinn beò dhuit fein. Bha thu 'n deigh air cliù dhaoine, ach Dia cha robh 'nad uile smaointibh. Tha 'm Bìobull ag innse dhuinn, "Ma their neach gu bheil e gun pheacadh, tha e 'g a mhealladh fein. Cha n' eil ionracan ann, cha n' eil fiù a h-aon. Pheacaich na h-uile 's thàinig iad an deis-laimh air glòir Dhe." O, mo cho-chiontach, nach 'eil e fiòr mu 'r timchioll-ne, "An Dia sin ann 'na laimh am bheil ar n' anail 's do 'm buin ar n-uile shlighean, cha do ghlòraich thu?" Is peacach thu! Cionta, cionta uamhasach, tha 'n crochadh ort. Ann an leabhar Dhe tha do pheacanna uile air an cur sìos. Cha n' urrainn duit thu fhein a chur saor uapa. Ged dheanadh tu saothair fad mhìltean do bhliadhnaibh cha bu chomasach thu eiric a thoirt air son an aoin bu lugha dhiùbh. Cha bhiodh anns na h-uile ni a b' urrainn duit a dheanamh ach do dhleasnas. Do dhìol air ain-fhiach an la diugh tha 'fagail ainfheich an la de dìreach far an robb e. Na 'n tugadh tu seachad na h-uile nì a ta thu 'sealbhachadh, no nam fuilingeadh tu pian agus bàs, cha tugadh sin peacadh air falbh. Cha chomasach na chaidh seachad a thoirt air ais, ach tha maitheanas saor, saibhir, sìorruidh, air son nan ciontach. Tha aig Iosa dhuit-sa. a pheacaich, maitheanas a chaidh a cheannach le 'fhuil fein. Thig air a shon! Thig air a shon!

Leugh Ecs. x. i—18; Salm li, cxxxix; Daniel ix. 3—23; Mat. v; Rom. iii. 10—20, 23; 1 Eoin i. 8—10.

## *Tha Dia ann am Feirg! Thig gu bhi 'n Reite ris.*

Tha'm Bìobull ag ràdh, "Tha Dia ann am feirg ris a' chiontach gach là." "Is fuath leis luchd deanamh an uilc;" agus nach éil aig Dia aobhar a bhi 'm feirg riutsa a pheacaich? Bhuilich E ort 's tha e' caomhnadh do bheatha 's do cheud-fath 's a' toirt duit d' uile shochairean. Gidheadh tha thu 'g a dhì-chuimhneachadh. Rinn e aithnichte 'aitheantan agus tha iad sin uile chum maith a dheanamh dhuit ach cha 'n 'eil thu 'g an toirt fainear. Cha 'n 'eil thu '*toirt* urraim do Dhia, ach a' tighinn beò ach beag mar nach biodh a lethid do Bhith idir ann. Cia cho mi-thaingeil a bhiodh tu mar mhac nam b'ann mar so a ghnathaicheadh tu do phàranndan, nam biodh tu seachnadh an cuideachd, 's nach bu toigh leat a bhi smuaineachadh orra agus nach tugadh tu fainear an iarrtuis! Eisd, mata, ciod a tha 'n Tighearn ag ràdh. "Cluinnibh, O a neamha, agus bitheadh uamhas ort, O a thalaimh, dh'altruim misc agus thog mi suas clann agus rinn iadsan ceannairc a' m' aghaidh." Tha E lan do ghràdh dhuit mar Athair caomh; ach le d' pheacaibh chuir thu doilgheas agus fearg air. A bharr air a sinn is E Dia do chruthadair, do Righ 's do Bhreitheamh cothromach agus tha mar fhiachaibh air peanas a dheanamh air 'na h-uile peacach. Feumaidh se E fein a ghnàthachadh a thaobh luchd ceannairce, cha 'n ann mar pharannd caomh ach mar Righ ann am feirg. Is ì do choirè fein, co dhiùbh gu bheil e 'm feirg. Tha thu 'g a fhàgail mar sin. Tha do pheacanna a' cur dealachaidh eadar thusa 's Dia.

Cho fhad 's a tha thu 'tighinn beò gun aithreachas air son do pheacaidh, bithidh, is fheudar gu 'm bi 'fhearg a ghnà dian a' d' aghaidh, a pheacaich, agus cha'n urrainn duit dol as no thu fein fhalach uaithe ; c'ait air bhith am bheil thu tha Esan an sin agus *tha E ann am feirg.* Tha E a' cuartachadh do shlighe agus do luidhe sìos ; agus tha fearg air. Is ann an earbsa ris-san a tha e co dhiùbh a tharuingeas tu no nach tarruing thu eadhon an ath deò analach, agus tha *fearg air.* O, a pheacaich, b 'fhearr gu 'm biodh an saoghal uile 'm feirg riut seach Dia. Cia uamhasach a' bheatha do bheathasa. Tha "corruich Dhe a' gabhail cònuidh ort." Cia eagallach a bhi faireachduinn 'nuair a tha thu dol a luidhe sìos, "tha fearg air Dia," c'àit air bith am bheil thu no ciod air bith a tha thu 'deanamh, "tha fearg air Dia. Agus O, a' dol gu bàs fiosrach gu bheil Dia ann am feirg, agus a' seasamh an làthair a chaithreach-breitheamhnais, agus a' faicinn gu bheil E ann am feirg. A pheacaich cha 'n 'eil E feargach ach am feadh a tha thusa 'g a fhàgail mar sin. Tha E toileach a bhi na charaid dhuit. Chuir E a mhac leis an teachdaireachd so, "Bi reidh ri Dia." Ma dhearbas tu as an Teachdaire sin 's gu 'n treig thu do pheacanna, an fhearg so sguiridh gu buileach. O, mata, thig gu Iosa. Na bi ni's fhaide a' d' namhaid aig Dia, ach gabh an tairgse a bhi a' d' charaid. O, thoir an aire,—bi air d'fhaicill roimh Chrìosd a dhiùltadh—oir a deir E, an ti sin nach creid anns a' Mhac (is e sin, nach tig d'a ionnsuidh) cha 'n fhaic e beatha, ach tha fearg Dhe a' gabhail cònuidh air."

Leugh Eòin iii. 36 ; Salm vii. 11 ; xi. 5, 6 ; xxi. 8, 9 ; Rom. i. 18 ; ii. 5—9 ; 2 Cor. v. 18—21 ; Eph. v, 6 ; 2 Tess. i. 7—9.

## *Tha Ifrinn ga d' Fheitheamh! Thig gu bhi air do Shaoradh.*

Ifrinn cha n' fhaoin-sgeul idir a chaidh a dhealbh le sagartaibh chum eagal a chur air an co-chreutairibh; ach cho cinnteach 's is e 'm Bìobull facal Dhe, cho cinnteach a ta e gu 'n "cuirear na h-aingidh gu h-ifrinn, na cinnich uile nach cuimhnich Dia." Salm ix. 17. "A ta e air òrduchadh do dhaoinibh bàs fhaotuinn aon uair, ach 'na dheigh so breitheamhnas," Eabh. ix. 27. An sin feumaidh na h-uile dhaoine cunntas a thoirt air "na nithibh a rinneadh sa' choluinn," 2 Cor. v. 10. "Bheir Dia breth air nithibh uaigneach dhaoine," Rom. ii. 16. An sin na peacaich gu leir nach d' fhuair maitheanas le teachd gu Iosa bithidh air laimh chlì a Bhreitheimh a bheir amach a' bhinn uamhasach, "Imichibh uam, a shluagh mallaichte, dh' ionnsuidh an teine shìorruidh a dh' ullaicheadh do 'n diabhul agus d'a ainglibh," Mat. xxv. 41. Co 's comasach air piantan an ionaid sin a chur an ceill! Cha n' urrainn an duine saibhir sìon d' a stòras a thoirt no fear-cridhealais fearas-chuideachd air bith a thoirt leis. Cha n'e 'mhàin gu 'n sguir an saoghal 's am peacadh a thoileachadh, ach thig crìoch air solus taitneach an là, air guth suilbhear chàirdean, 's air sòlasaibh suairce na fàrdaiche. Tilgidh coinnseas a ghath: peacanna na h-aimsire a dh' fhalbh bithidh air an cuimhneacheadh gu soillear maille ris na cothromaibh gu dol as gu bràth air dol seachad! O, nach tigeadh a h-aon diùbh air ais! O, air son aon Sàbaid eile! O, air son aon uair eile gu tròcair aslachadh! Ach bithidh e'n sin tuillidh 's anamoch, tuillidh 's anamoch! Dorchadas gu sìorruidh—peacadh gu sìorruidh!—truaighe gu

sìorruidh—bàs gu sìorruidh. Tha Iosa 'labhairt mu thimchioll mar "an loch a ta dearg-lasadh le teine agus pronnasc,—an dorchadas iomallach far am bheil gul, caoidh agus giosgan fhiacal—far nach bàsaich a' chnuimh agus nach teid' an teine as (Marc. ix. 44.) far an do ghlaodh an duine saibhir aingidh, air dha bhi ann am piantaibh, "Cuir Lasarus chum gu 'n tum e bàrr a mheòir ann an uisge agus gu fuaraich e mo theangadh; oir a ta mi air mo ro-phianadh san lasair so." Luc. xvi. 24. An sin "an ti a ta salach bithidh e salach a ghnà, agus tha deatach am peine ag eiridh suas gu saoghal nan saoghal." Taisb. xiv. 11. Ciod an truaighe 's urrainn a bhi ni 's mò n' an truaighe a tha briathra mar sin a' cur an ceill. Cia uamhasach, mata, a bhi ann an ifrinn! Ciod a 's eagalaiche? Agus a ta a h-uile peacach nach d' fhuair maitheanas air an t-slighe d' a h-ionnsuidh! Thusa aig am bheil do shùilean anis a' leughadh nam facal so mur d' fhuair thu maitheanas tha *thu* air do cheum 's tha a h-uile uair ga d' thoirt fein ni 's dlùithe! Aon uair an sin, 's tha gach uile dhòchas caillte gu sìorruidh. Ach nach eil dol as ann? Tha! Teich gu Iosa—Thàinig Esan a thearnadh o ifrinn. "Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic fein, chum a 's ge b' e neach a chreideas ann (no thig d' a' ionnsuidh) nach sgriosar e ach gu 'm bi a' bheatha shìorruidh aige." Eoin iii. 16. Cha 'n 'eil ni ann a 's urrainn do shaoradh, mur tig thu, 's ma 's e 's gu 'n tig thu cha' n urrainn nì do shlàinte 'bhacadh.

Leugh Mat. xxii. 1—13; xxv; Marc. ix. 43—48; Luc. xvi. 19—31; Taisb. xiv. 10, 11; xx. 11—15; xxii. 11—15.

# *Air son Sìth Coinnseis, Thig!*

"Cha n' eil sìth, deir mo Dhià-sa do 'n aingidh." Tha cuid do pheacaich, saoilear aig sìth, ach is ann amhàin le bhi diùltadh smaointeachaidh. Cha toir iad fainear. Ach cion-curaim mar sin cha n' airidh air *sìth* a bhi air a ghairm dh' e. Tha e mar neach ann an luing a tha 'dol fuidhe, nach fiosraich amach ciod e 'n cunnart; no mar fhear-ceairde, a tha 'm beachd nach 'eil na h-uile ni a' dol gu maith ach nach seall air a chuid cunntas mu 'm bi inntinn air a cur troimhe cheile. Mar sin tha 'm peacach a' baralachadh gu bheil ni eigin cearr, 's fo eagal gu 'm bi e air a dheanadh mi-shuaimhneach, tha e 'fuadach air falbh gach ath-smuain mu Dhià 's mu 'anam. Ach tha a h-uile peacach a' smuaineachadh air uairibh, 's an sin feumaidh gu 'm bi e truagh. 'Nuair thig am bàs gu tigh coimhearsnaich, no gu 'thigh fein; no bhagras e air fhein agus air iomadh uair eile gu 'n tig an smaoin so, "Tha Dia ann am feirg rium—tha m' anam ann an cunnart—cha 'n 'eil mi iomchuidh gu dol gu bàs!" Agus cia mar a dh' fheumas a lethid do smuain a thoil-inntinn a mheatachadh 's a thàmh a chur fo bhuaireas!

Cha n' urrainn! Cha n' urrainn thu 'bhi aig sìth gus am fairich thu gu 'n d' fhuair thu maitheanas. Faodaidh tu sòlais an t-saoghail gu leir fheuchainn ma seach; faodaidh tu bhi 'g iarraidh do smuain a bhàthadh le bhi 'gad' thilgeadh fhein ni 's doimhne 's ni 's doimhne 'm peacadh, ach cha chomasach thu 'bhi *sona*. Ach 'n uair a thig sinn gu Iosa tha ar peacanna gu leir 's aig an uair air a maitheadh. Tha sinn fhathast a' smuaineachadh

orra le bròn, ach cha ruig sinn leas tuillidh smuaineachadh orra le uamhann. Tha Dia ag ràdh ruinn, "Ar peacanna 's ar n' eucearta cha chuimhnich mi ni's mò." "Tha E 'dùbhadh amach ar n' uile euceart." Tha e 'g an tilgeadh air a chul thaobh—do dhoimhneachdaibh na fairge." Cha deanar iomradh orra là a' bhreitheamhnais. Bheir e maitheanas gu pailt." Tha e 'nis a' beachdnachadh òirnn le gràdh: cha ruig sinn leas eagal a ghabhail roimhe. Tha e 'gar cuireadh earbsa a dheanamh as mar charaid caomh. An àite dol am falach uaithe, mar a rinn Adhamh, faodaidh sinn falach ann mar a rinn Daibhi ag ràdh "Is tu m' *ionad-folaich.*" O cia àghmhor an iomlaid! Tha mi 'n am pheacach fhathast, ach a'm' pheacach a fhuair maitheanas, a th' air a dheanamh reith ri Dia, air a thearnadh! Agus ciod air bith na nithe uamhasach a dh' ìnnseas mo choinnseas dhomh, tha Iosa 'g ràdh, "Tha do pheacanna air a maitheadh dhuit, imich an sìth!" "Tha mi fàgail sìthe agaibh, mo shìth-sa a ta mi toirt duibh," Eoin xiv. 27. "Air dhuinne bhi air ar fireanachadh tre chreidimh, tha sìth aguinn ri Dia, tre ar Tighearn Iosa Criosd." Rom. v. 1. A pheacaich bhochd bha thusa agus sìth fada 'n ar coigrich d' a cheile. Toil-ìnntinn shaoghalta cha sìth. Cha chomasach ni air bith sìth a thoirt am feadh a tha thusa 's Dia 'n ar naimhdibh 's do pheacanna gu trom an crochadh air d' anam. Thig, mata gu Iosa. Ni e an da chuid sith agus bheir e sìth. Iarr maitheanas trìd-san agus cha n' fhada gus am bi thu fiosrach ciod a th' air a chiallachadh le sìth Dhe a ta thar gach uile thuigse."

Faic. Is. lv. 7; lvii. 21; Mic. vii. 18, 19; Eoin xiv. 27; Rom. v. 1; viii. 31—34; Phil. iv. 7.

# *Air son Cridhe Nuaidh—Thig.*

Is eigin duibh a bhi air bhur breith arìs, " thubhairt Criosd ri Nicodemus. Is eigin caochladh mòr a bhi 'n ar smaointibh 's anns gach gné faireachduinn a thaobh Dhe, mu 'n urrainn duinn seirbhis a dheanamh dha air thalamh no A mhealtuinn air neamh. Dh' fhuadaich am peacadh ar n' inntinnean o Dhia air chor 's nach comasach sinn deigh a bhi aguinn air no gràdh a thoirt Dhà. Is i so an inntinn fheòlmhòr is bàs." Gràdh a thoirt do dhiadhachd a bha aon uair neo-thaitneach agus am peacadh fhuathachadh d' an d'thug sinn a o 'nuair gràdh tha 'na chaochla mòr, mar theachd gu beatha. Goirear dh' e a nuadh-bhreith, no 'n ath-ghineamhuinn. " Gu deimhin a ta mi 'g ràdh riut, mar bi duine air a bhreith arìs cha n' urrainn e rioghachd Dhe fhaicinn." A pheacaich neo-iompaichte ! tha thu 'g ràdh gu bheil dòchas agad gu'm bi thu air do thearnadh ; ach cia mar 's urrainn duit dòchas a bhi agad ri dol astigh do neamh 's a' chor-inntinn sa' bheil thu aig an am so? Cha bhiodh tu sona 'n sin ! Tha h-uile ni san t-saoghal mu 'n cuairt duinn a' nochdach gu bheil uidheamachadh 'na nì a dh' fheumar gu sòlas a mhealtuinn. Ceòl cha dean aoibhneach ach iadsan amhàin aig am bheil cluas-chiùil ; cha chuirm-inntinne leabhraichean dhoibh-san aig am bheil gràin do leughadh ; agus cha n' eil comunn sluaigh taitneach ach 'nuair a tha muinntir a reir a cheile. Am balach cha 'n fhairichidh socair ann an lùchairt, na h-aineòlaich cha n' urrainn cuideachd dhaoine fòghluimte a mhealtuinn. Aig struidh-earaibh cha 'n eil deigh air cuideachd dhaoine subhailceach ; agus dìreach mar sin cha 'n urrainn

daoine mi-dhiadhaidh tlachd a ghabhail ann an diadhachd. Nach 'eil an t-Sàbaid duit 'na là gun tlachd, am Biòbull 'na leabhar tioram, còmhradh mu dhiadhachd neo-thaitneach, ùrnuigh 'na saothair, agus comunn luchd-crabhaidh 'na sgios duit? Ach neamh is Sàbaid uile, is aoradh uile, is naomhachd uile—a luchd-àiteachaidh tha uile ionraic; agus tha 'n còmhradh 's an gniomhara gu leir mu thimchioll Dhe. Tha iad sona, a chionn gu bheil iad naomh 's a chionn gu bheil iad le Dia. Ach mur 'eil gràdh agadsa do naomhachd 's do Dhia, cha bhiodh neamh 'na ionad sona air *do shon-sa.* Bhiodh tu air faontradh 'nad bhith truagh aonarach, a' cur airsneoil air an t-sonas anns nach biodh comas agad cuid a bhi, agus a' truailleadh an teampuill anns am biodh tu fein a' d' aonar neo-chomasach air aoradh. Air an aobhar sin, mur beirear arìs thu, cha teid thu 'm feasd astigh. Cha n' urrainn duit, tha fhios agam do chridhe fein a chaochladh ach tha Spiorad Dhe comasach air. Agus fhuair Criosd bàs a dh' fhaotuinn dhuinne tiodhlac an Spioraid; agus an tiodhlac so tha gu saor air a bhuileachadh air na h-uile a ni gu treibhdhireach am Fear-saoraidh aslachadh air a shon. O, mata, guidh gu dùrachdach airson Spioraid Dhe chum 's gu 'm biodh tu air do bhreith arìs. Thig gu Iosa le athchuinge Dhaibhi, "Cruthaich annam cridhe glan, O Dhe, agus ath-nuadhaich Spiorad ceart an taobh-stigh dhiom." Agus airson misniche dhuit, smuainich air dearbhadh gràsmhor Chrìosd, "Ma "'s aithne dhuibh-sa a ta olc, tiodhlacan maithe a " thoirt do 'ur cloinn, nach mòr is mò na sin a " bheir bhur n-Athair neamhuidh an Spiorad " Naomh dhoibh-san a dh' iarras air e?"

Leugh Salm li. 10—12; Luc. xi. 1—13; Eoin iii. 1—21; Rom. viii. 5—9; Eph. ii. 1—6

# *Air son Shochair agus Sholas na h-Uchdmhacachd—Thig.*

Luchd saibhreis air uairibh gabhaidh clann nam bochd, agus togaidh siad iad mar an clann fhein: theirear ris a so *uchdmhacachd*. Agus mar so tha Dià a 'cur an ceill a ghnàthachaidh dhoibh-san a thig gu Iosa. "Bithidh sibh 'nur macaibh 's na 'r nigheanaibh dhomh-sa deir an Tighearn, Dia, uile-chumhachdach." "Fhuair sinn Spiorad na h-uchd-mhacachd trid an glaodh sinn Abba, Athair!" Tha e air a cheadachadh dhuinn ann an ùrnuigh labhairt ri Dia mar ar n-Athair a ta air neamh." Tha e 'gradhachadh na cloinne uchdmhacaichte sin le barrachd agus gràdh pàranda thalamhaidh. Tha e 'teagasg, a' faire thairis orra, a' toirt comhfhurtachd dhoibh, ga 'm biadhadh 's ga 'n diòn. Diolgheasan 's iad a smachdachadh caomhail fein a th' air an sònrachadh air son am buannachd. "Ma ghiùlaineas sibh smachdachadh, tha Dia a' buntuinn ribh mar ri cloinn oir an tì a 's ionmhuinn leis an Tighearn smachdaichidh se e." 'Nan uile dheuchainnibh tha E 'toirt furtachd dhoibh. "Mar a ghabhas athair truas d' a chloinn, gabhaidh an Tighearn truas dhiùbh-san d' an eagal e." Salm ciii. 13. Mar neach do 'n tabhair a mhàthair comhfhurtachd, mar sin bheir mise comhfhurtachd dhuibhse. Tinneas, bochdainn, call chàirdean, an trioblaidean gu leir, tha air an riaghladh air son am buannachd. "Co-oibrichidh na h-uile nithe chum maith do 'n dream aig am bheil gràdh do Dhia," Rom. viii. 28. "Cha bhi easbhuidh nì maith air bith orra." "Cha soirbhich inneal air bith a dhealbhar na h-aghaidh," Is. liv. 17. Anns gach cruaidh-chas agus cunnart tha 'n Athair ri 'n taobh. "Na biodh eagal ort oir shaor

mise thu; ghairm mi thu air d' ainm, is leamsa thu. An uair a shiùbhlas tu troimh na h-uisg-eachaibh bithidh mise maille riut agus troimh na h-aimhnichibh cha tig iad tharrad." Is. xliii. 1, 2. "Cha n' fhàg mi agus cha treig mi thu." Faod-aidh iad an uireasbhuidhean uile innse d' an Athair. "Anns gach uile nì biodh bhur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia." Philip. iv. 6. Tha 'chluas do ghnà fosgailte do 'n glaodh, 's a làmh sìnte amach do ghnà a dheanamh maith dhoibh. Mar Athair tha E 'g ullachadh oighreachd air an son; ach eu-cosmhuil ri oighreachdaibh talamhuidh, tha i neo-thruaillidh, agus neo-shalach agus cha searg i as." 1 Pead. i. 4. O, ciod an sonas a bhi 'na leanabh do Dhia? A bhi mothachail gu 'r h-E Dia a 's Athair dhomh. Tha e 'ga m' ghràdhachadh, a' gabhail truais dhiom, ga m' choimhead! Tha mi tearuinte o na h-uile olc. Droch dhaoine agus droch spiorada cha n' urrainn cron a dheanamh orm. Is e Dia mo thearmunn, a ghnà dlù; agus air-san am feasd cha tig suain, am feasd cha bhi sgios air, am feasd cha tig dìchuimhn air 's am feasd cha dean e caochladh! A deir e "Ghradhaich mi thu le gràdh sìorruidh." Bithidh e a ghnà dlù dhomh am feadh a ta mi air mo thurus an so, agus fadheòigh bheir e mi gu cònuidh a ghabhail maille ris 'na lùchairt gu sìorruidh." Ciod a mhòrachd thalamhaidh a dh' fhaodar a choimeas ris a so? A Leughadair! Am bu mhaith leat a bhi 'nad' leanabh do Dhia! Faodaidh tu sin, ma thig thu gu Iosa, oir "a mheud as a ghabh ris, a thàinig d' a ionnsuidh thug e dhoibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia."

Faic. Salm xci.; Eoin i. 12, 13; Rom. viii. 14—17; 2 Cor. vi. 17, 18; Eabh. xii. 5—12; 1 Eoin iii. 1, 2, &c.

# *Chum 's gu 'n Rachadh tu astigh do Neamh—Thig.*

Mar tha àite peanais ann air son nan aingidh, mar sin tha neamh glòire ann air son nan uile a thig gu Iosa. Dia, 'na mhòr-ghràdh do pheacaich, chuir a Mhac, cha 'n e 'mhain g' an saoradh o ifrinn, ach gu 'n deanadh sòna agus glòrmhor leis fein gu sìorruidh. 'Nuair a bhàsaicheas creidmheach, ged chrionas a chorp, tha anam air ball le Iosa, a tha " gu mòr ni's fearr." Nach sòlasach an t-iomradh a tha 'm Bìobull a' toirt air neamh! Tha e air innse dhuinn nach 'eil tinneas bròn agus bàs am feasd a' dol astigh an sin; nach 'eil iomaguinean, eagail agus imcheistean am feasd air am faireachduinn an sin; nach 'eil am feasd air am fiosrachadh an sin bochduinn, calltaichean, an-iochd, agus mealladh dòchais. An corp a dh' eireas o'n uaigh bithidh neo-thruaillidh 's cha n' fhiosraich am feasd pian, sgìos no crìonadh. Seann aois cha lagaich am feasd, oir an sin bithidh òige mhaireannach, agus am bàs cha spiol am feasd air falbh a mhuinntir sin a's caomh leinn, oir am bas fein theid a sgrìos. Ach ni a 's ro fhearr, cha bhi tuillidh peacaidh ann, ach na h-uile cridhe bithidh làn do naomh-ghràdh do Dhia 's gach aon d' a cheile. Ni a h-uile gàirdeachas ann an cuideachd 's an sonas gach aoin eile, agus Dia fein ni còmuidh 'na 'measg. Uile dhaoine maithe nan linn a dh' fhalbh bithidh an sin—iadsan a dh' fhuiling bàs air son a' chreidimh, Abstoil agus Fàidhean. An sin cuideachd coinnichidh sinn Aingil agus Ard-aingil agus ni 's mò na na h-uile chì sinn Iosa—a chorp daonna air a ghlòrachadh—chi sinn a ghnùis

's bithidh sinngu siorruidh leis an Tighearn. A nochdadh cia glormhor 's a ta Neamh tha e air a shamhlachadh ri baile le sràidibh òir, geatachaibh neamhnaid, ballachaibh iaspeir agus emerald—ri Pàras le abhainn soillear mar chriostal, agus craobh le duilleagaibh iocshlainteach—ri ionad foise an deigh saothaireach, ri tigh athar, ri dachaidh shona? "Gheibh iad gàirdeachas agus aoibhneas, agus teichidh bròn agus osnaich air falbh. Is. xxxv. 10. Tha lànachd aoibhneis 'na làthair-san, tha mòr—shubhachas aig a dheas-laimh gu sìorruidh." Salm xvi. 11. Tha sòlais thalamhaidh gu luath a' gabhail seachad! Saibhreas tha falbh air iteig, slàinte tha seargadh, càirdean tha 'siubhal, am bàs tha sgriobhta air na h-uile nithibh. Ach sòlais neimh tha gu sìorruidh, 's gu sìorruidh, 's gu sìorruidh. A Leughadair! an neamh so faodaidh a bhi leat-sa: Tha Iosa 'gleidheadh an doruis, ach dh' fhosgail e gu farsuing e air son na h-uile pheacach a dhol asteach. Mur tig thusa gu Iosa, cha chomasach thu dol astigh do neamh; oir is Esan an dorus, agus an t-aon dorus. Ach tha e 'toirt cuiridh dhuit teachd. Seadh! cia air bith cho ciontach 's cho gràineil 's a ta thu, faodaidh neamh a bhi agus gu cinnteach *bithidh*, leatsa, ma thig thu gu Iosa. "*Do d' ionnsuidh-sa* tha focal na slàinte air a chur." O, mata, air son sonais neamhuidh, thig gu Iosa!

Faic Eoin xiv. 1—6; 1 Cor. xv; 2 Cor. iv. 17, 18; v. 1—4; Taisb. xxi. xxii.

## *Co E Iosa?*

Is ceasnachdadh so a ta anbharrach cudthromach, a chionn nach comasach neach air bith geill a thoirt do 'n chuireadh, " Thig gu Iosa," gun eòlas ceart co E. Tha mòran an earbsa ris an fhreagairt a bheir sinn do 'n cheist so, " Ciod i ur barail-sa mu thimchioll Chrìosd." Mat. xxii. 42.

## *Iosa Is Dia.*

Mu 'n do nochd se E fein air thalamh, bhuineadh dha o shiorruidheachd uile bhuadhan iomlan na Diadhachd. Mar is Dia an t-Athair, mar sin cuideachd is Dia Iosa. Is diòmhaireachd mhòr ach is firinn mhòr so. Tha 'm Biòbull gu soillear 'ga chur an ceill. Theirear ri Iosa, " Am Focal " agus tha Eoin ag innse dhuinn, " Anns an toiseach bha am Focal, agus bha am Focal maille ri Dia agus b' e am Focal Dia. Rinneadh na h-uile nithe leis; agus as eugmhais cha d' rinneadh aon ni a rinneadh. Agus rinneadh am Focal 'na fheòil agus ghabh e còmhnuidh 'nar measg-ne." Thubhairt Iosa 's e 'labhairt mu thimchioll fein, " Mu 'n robh Abraham ann, Ata mise." Bha E 'g amharc ris " a' ghlòir a bh' aige leis an Athair roimh thoise-" ach an t-saoghail agus chuir e 'n ceill, Mise agus " an t-Athair is aon sinn." Tha e air innse " dhuinn " gu 'r h-Esan dealradh gloìre an Athar, ìomhaidh " an De neo-fhaicsinnich, Dia foillsichte san " fheòil; gu 'r h-E 'n Tì ceudna, an de, an diugh " agus gu sìorruidh. Ann-san tha uile iomlanachd " na diadhachd a' gabhail còmhnuidh gu corporra." Air an aobhar sin is Dia Iosa 's mar sin tha e iomlan ann an cumhachd, an gliocas 's a' maitheas.

Cha 'n 'eil ni nach urrainn d' a dheanamh; agus o nach comasach E 'm feasda caochladh, cha n' urrainn e 'm feasda 'bhi neo-dhìleas 'na gheallannaibh. Anis, a pheacaich, bhochd is e dìreach a lethid so do Fhear-saoraidh air am feumach thusa. Nam biodh feum agad air fear-tearmuinn o chunnart mòr air bith, rachadh tu gu neach eigin a bha cumhachdach. Co a tha cho cumhachdach ri Iosa? Na h-uile 's urrainn Dia a dheanamh 's urrainn dàsan a dheanamh. Cha n' eil doilgheasan, cunnartan no naimhdean nach comasach Esan a chìosnachadh air do shon. Ciod air bhith do laigse-sa feumaidh a neart-san a bhi uil-fhoghainnteach. Cha n' e codhuine breòite eigin, 's cha n' e eadhon aingeal anns am bheil agad ri earbsa ach aon a tha thar tomhais ni 's àirde na na h-uile bhithean cruthaichte eadhon an Dia mòr, cumhachdach gu tearnadh. Dh' fhaodadh aobhar eagail a bhi aguinn nan b' aon a b' ìsle ar Fear-saoraidh. Ach faodaidh faireachduinn air a bhi tearuinte aguinn 'n uair a tha Esan a's Tighearna neimh 's na talamhuinn a' gabhail ar tearsaiginn os laimh. Co 's urrainn cron a dheanamh òirnn ma tha Esan a' gealltuinn ar cònadh? "Ma tha Dia leinn co dh' fhaodas a bhi 'nar n' aghaidh?" Tha a chumhachd, a ghliocas, a naomhachd 's a mhaitheas air an cleachdadh as ar leth cho luath 's a thig sinn gu Iosa. Le Fear-saoraidh mar sin cha n' urrainn sinn a bhi air ar sgrios. Tha e comasach gu tearnadh *gu h-iomlan*."

Faic Eoin i. 1—3, 14; viii. 58; x. 30; xvii. 5; Col. i. 14—20; ii. 9; 1 Tim. iii. 16; Eabh. i, vii. 23—28; xiii. 8; Taisb. i. 5—8; v. 11—14.

# *Iosa Is Duine.*

Tha so cho fior 's a tha gu 'r Dia E. "Is ann mar sin a ghradhaich Dia an saoghal gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic fein." Agus Iosa ged bha e co-ionann ri Dia ghabh air fein cruth seirbhisich, air a dheanamh ann an coslas dhaoine 's air fhaighail ann an cruth mar dhuine. Bha e air a roi-ìnnseadh mar "dhuine dhoilgheas," agus ghoir E gu tric dh' E fein "*Mac an duine.*" Rinneadh e 'na dhuine chum gu 'n tugadh E ùmhlachd do 'n lagh a bhris sinne 's gu fuilingeadh E 'm peanas a rinn sinne 'thoilltinn. A chionn nach comasach aon air bith Dia 'fhaicinn, rinn Esan còmuidh maille ruinn mar dhuine, chum o Spiorad 's o chaithe-beatha gu 'm biodh beachd ni bu shoilleire aguinn a thaobh ciod e Dia. Mar sin thubhairt E, "An tì a chunnaic mise chunnaic e 'n t-Athair." Agus rinneadh E na dhuine, chum le bhi fulang na tha sinne 'fulang gu 'm faodamaid a bhi cinnteach gu bheil E comasach air co-fhulangas a bhi aige ruinne. Mar so tha sinn a' leughadh, "A mheud gu 'n d' fhuiling e fein air dha bhi air a bhuaireadh, is comasach e air cabhair a dheanamh orra-san a ta air am buaireadh" agus "cha 'n 'eil Ard-shagart againn nach 'eil comasach air co-fhulangas a bhi aige ri ar n-anmhuinneachdaibh, ach a bhuaireadh 's na h-uile nithibh air an dòigh cheudna ruinne." Eabh iv. 15.

Smuainich, mata, air Iosa *mar dhuine.* Ann an sud tha adhlacadh. Tha banntrach, le cridhe briste, a' leantuinn cuirp a h-aon mhic. Co e 'n duine sin a tha 'ga faicinn fad as, a' gabhail truais rithe, a' dol suas far am bheil a cholunn mharbh, 'g a h-aiseag gu beatha 's a' toirt seachad aris a'

mhic d'a mhàthair? An duine gràdhach 's an t-oibriche-mhiorbhuil sin Iosa. Co Esan a ta na sheasamh a' meadhon aireimh mhòir do chloinn bhig, agus 'g an gabhail gu caomhail 'na ghàirdeanaibh gu 'm beannachadh? Is E Iosa! Co e am fear-bròin ud a tha gal aig uaigh Làsaruis—Is e Iosa! Co Esan an deigh am bheil na h-euslain, na bochdan agus luchd a' bhròin a' ruith, agus co a leighiseas agus a bheir comhfhurtachd dhoibh gu leir, gun a h-aon a dhiùltadh? Is e Iosa! Is e fhathast an tì ceudna—duine gràdhach, caomh, iochdmhor. Cha ruig thu a leas eagal a bhi agad roimhe; is duine E agus do bhràthair. Is Esan a tha 'g ràdh riut, Thig do m' ionnsuidh-sa." Eisd ris, a pheacaich! Is Esan an Dia cumhachdach, agus tha E comasach air do thearnadh ach tha e mar an ceudna 'na "*dhuine dhoilgheas*" agus làn co-fhulangais agus gràidh! Tha ăithne 's faireachdainn aige air agus truas ri d' uile laigse, bhreòiteachd agus eagal. Tha e 'g iarraidh ort gun a bhi fo eagal. Mur bhràthair daonna tha E 'na sheasamh le aogas caomhneis do-labhairt 's ag ràdh, "Thig do m' ionnsuidh-sa, Thig do m' ionnsuidh-sa!" O, na gnathaich le caoin-shuarachas căraid cho gràdhach! Eisd ris; leig le 'chaomalas drùghadh a dheanamh air do chridhe. Earb a gheallannaibh! Thig gu Iosa air ball! Cuir muinghinn ann mar d' Fhear-saoraidh 's thoir ùmhlachd dha mar do Rìgh, agus bithidh e dhuit "'na charaid a 's dlùithe 'leanas riut na bràthair."

Leugh Is. liii.; Mat. xxvi. xxvii; Luc vii. 11—15; Eoin iii. 16, 17; xiv. 9; Phil. ii. 5—11; Eabh. ii. 17, 18.

# *Is Esan Fear-saoraidh Pheacach.*

Is fìor an ràdh so, agus is airidh e air gach aon chor air gabhail ris, gu 'n d' thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a *thearnadh pheacach.* "Esan dh' àrduich Dia 'na Cheannard agus 'na Shlànuighear." Gni. v. 31. Is e so amhàin a thug Esan do 'r saoghal peacach. Agus cia mar a tha e' saoradh? Le bhi 'seasamh 'nar n-ionad 's a' giùlan a' pheanais a thoill sinne. Bhris sinne an lagh ach ghleidh Esan gu h-iomlan e; oir "bha e naomh, neò-lochdach, neò-thruaillidh, air a dhealachadh o pheacachaibh." Eabh. vii. 26, Thoill sinne bàs air son ar peacanna. "An t-anam a chiontaicheas gheibh e bàs." Ach bhàsaich Esan air ar son; "Thug e 'bheatha mar eiric air son mhòran." Bha sinn fo 'n mhallachadh. "Is mallaichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh." Ach "rinneadh Esan 'na mhallachd air ar son. Lotadh e air son ar peacaidh-ne—Bhruthadh e air son ar n-aingeachdan; agus le 'bhuillibh tha sinn air ar slànachadh. Ghiùlain E ar peacanna 'na chorp fein air a 'chrann. Is e so an t-aobhar air son an d' rinneadh E 'na dhuine, 's an robh e air a dhìmeas 's air a dhiùltadh, 'na dhuine dhoilgheas agus eòlach air bròn." "Dh' iomchair E ar doilgheasan." Is ann air a shon so a dh' fhuiling e buaireadh, a rinn e osnaich ann an Getsemane, 's 'na chruaidh-spàirn a shil e mar fhallus braona mora fala, a bha E air a sgiùrsadh, smugaidean air an tilgeadh air, a chaidh crùn droighinn a chur air agus a chaidh a thairgneachadh ris a' chrann-cheusaidh. Thug e a bheatha mar eiriè air

son mhòran." Bha sinn 'n ar tràillibh—Thainig Esan gu 'r cur saor. Ach an luach a phàigh E b' e sin 'fhuil fein. "Saorta le fuil luachmhoir Chriosd." Bha sinn 'nar prìosanaich aig a bheingi-bhreitheamhnais, fo bhinn bàis; ach dh' fhàg Esan Righ-chathair Athar, 's thàinig 's sheas E aig air taobh ag ràdh, Bàsaichidh mise air an son, chum gu faigheadh iad maitheanas agus gu'm biodh iad beò gu siorruidh. "Agus anis air dha 'bhi air tilleadh gu 'ghloir air Neamh, tha E beò chum ar tearnadh. Tha E 'faire thairis oirnn, a' labhairt ruinn le 'fhocal agus le 'Spiorad, ag eisdeachd ri 'r n-ùrnuighibh, a' tagairt ar cuise, 'g ar cònadh 'nar laigsinn agus E 'ghnà beò gu bhi ri eadarghuidhe air ar son." Tha e mar sin 'g ar tearnadh le 'bheatha 's le bhàs. Phaigh E ar fiacha gu h-iomlan agus tha e deas gu ar n-uireasbhuidhibh a riarach-adh. Tha E 'tearnadh na muinntir sin a tha 'cur a' muinghinn ann o ghath a' bhàis agus saoraidh E iad o dhìteadh air an là dheireannach. Feum-aidh sinn dol an lathair a' Bhreitheimh mar mhuinntir a bha nam peacaich chiontach; ach ma 's urrainn duìnn a ràdh le fìrinn "Tha mo mhu-inghinn ann an Iosa a bhàsaich air mo shon," Ni Esan air ball a chur an ceill gu bheil sinn gu h-iomlan air ar cur saor, air maitheanas 'fhaotuinn 's air ar tearnadh. Tha e 'g ràdh riutsa, a Leugh-adair, "A pheacaich bhochd, tha thu 'n cunnart ifrinn; ach cheannaich mise dhuit maitheanas saor; air a cheannach le m' fhuil fein. Bhàsaich mi air do shon, tha mi comasach air do thearnadh. Thig do m' ionnsuidh."

Faic. Is. liii.; Gni. x. 34—43; xiii. 16—41; Rom. v.; Gal. iii. 13; 1 Tim. i. 15; Eabh. ix. 11—28; 1 Pead. i. 18, 19; ii. 24, &c.

## *Is Esan an t-Aon Fhear-saoraidh.*

Thubhairt Iosa "Is mise an t-slighe : cha tig aon neach chum an Athar ach troimham-sa." Cha n' urrainn duinn maitheanas 'fhaotuinn ach amhàin o Dhia le tighinn gu Iosa air a shon. Chaidh uile thròcair Dhe air son pheacach a chur ann an laimh Chrìosd agus cha 'n urrainn aon neach a 'faotuinn ach uaithe-san. Tha cuid a tha 'deanamh dearmaid air Iosa, gidheadh aig am bheil dòchas ri tròcair Dhe. Ach dhoibh-san cha bhi Dia ach 'na Bhreitheamh feargach, "'na theine dian-loisgeach." Ar deagh oibre fein cha n' urrainn ar saoradh. Ar gniomhara 's fearr tha peacach ; agus ged bhiodh iad iomlan cha 'n urrainn iad dioladh air son na chaidh seachad. Tha 'n t-Abstol Pòl ag radh, "Cha bhi feòil sam bith air a fìreannachadh tre oibribh an lagha." Nam bu chomasach sinn dol asteach do neamh le 'r toillteannasaibh fein, c 'arson a bhàsaicheadh Crìosd ? Dh' fhaodamaid sinn fein a thearnadh. O, na dean earbsa, 'na d' oibribh fein, 'na d' dheagh-chliu fein, na d' threibhdhireas fein no na d' sheirc fein ; cha chomasach ach fìreantachd agus bàs Iosa do thearnadh ! Tha cuid am beachd a chionn gu' n do bhaisteadh iad 's gu'n do ghabh iad an communachadh, gu bheil iad a' leughadh a' Bhìobuill, a' cumail na Sàbaide 's a' dol do 'n Eaglais gu 'm bi iad air an tearnadh. Slòigh rinn so uile, gidheadh, air dhoibh gun teachd riabh gu Iosa, tha iad anis ann an ifrinn. Cha chomasach Sacramaid, deas-ghna, creud, no eaglais tearnadh. Cha chomasach aon ach Iosa. Cuid tha deanamh earbsa as an t-sagart. Mearachd brònach ! An duine bochd, tha e fein feumach air Fear-saoraidh air a shon fein ! Cha n' urrainn e

'anam fein a thearnadh agus is lugha gu mòr t-anam-sa. Cha chomasach aon fuasgladh o chionta a thoirt ach Iosa. 'Fhuil-san amhàin a ta comasach air glanadh o pheaeadh. Cuid ni ùrnuigh ri naomhaibh, ri ainglibh, agus ris an Oigh Muire; ach co a 's urrainn ìnnse an comasach iad sin eisdeachd aig an aon am ris na h-uile a tha 'guidhe riutha? Agus ged bu chomasach, an urrainn doibh an t-anam a thearnadh? Tha 'm Bìobull ag ìnnse dhuinn gu soillear, "Tha aon Eadar-mheadhair eadar Dia agus daoine, an duine Iosa Chriosd. Agus cha 'n' eil slàinte ann an neach air bith eile: oir cha 'n 'eil ainm air bith eile air a thoirt ameasg dhaoine tre am faod sinn a bhi air ar tearnadh." Na seall, mata, ri aon eile. Dean muinghinn amhàin ann an Iosa. Tha e 'na shuidhe air cathair tròcaire a' toirt cuiridh do na h-uile pheacàchaibh bochda tighinn, air ball ri thaobh. Aige-san amhàin tha maitheanas r 'a thoirt. C'arson, mata, a stadadh tu gu bhi 'labhairt ri co-pheacachaibh no eadhon ri ainglibh, 'nuair nach urrainn a h-aon dìubh do thearnadh ach Iosa. Cha ruig thu leas aon air bith gu d' thoirt 'na làthair. An diol-deirce 's am prionnsa, an duine dubh agus geal, daoine aineolach agus fòghluimte, iadsan a th' air an còmhdach le luideagaibh 's iadsan a th' ann an earradh sìoda 's ionann a gheibh am beatha 'dheanamh. Tha na h-uile air an cuireadh. Tha thu ri cionta le bhi 'g amharc taobh air bith eile air son cònaidh. Tha E fein ag ràdh, "Seallaibh riùmsa agus bithibh air bhur tearnadh, uile iomalla na talmhainn." Is. xlv. 22, Seall air falbh o dhaoinibh, agus air falbh uait fein; seall amhàin ri Iosa, oir Esan amhàin is urrainn tearnadh.

Faic Gni. iv. 8—12; Rom. iii. 20—28; Gal. ii. 15, 16; Phil. iii.; 1 Tim. ii. 5, 6, &c.

## *Is Fear-saoraidh Gradhach E.*

Cha b' urrainn dearbhadh nì bu treasa air a so a bhi na gu 'n d' thàinig E o neamh a dh' fhulang agus a bhàsachadh. B' iad so a bhriathran fein Gràdh a 's mo na so cha 'n 'eil aig neach air bith, gu 'n leigeadh duine 'anam sìos air son a chàirdean. Is sibhse mo chàirdean-sa. "Eoin xv. 13. C' arson a dh' fhàg E neamh naomh air son saoghail pheacaich; Laoidhean aingeal air son buaireadh dhiabhal,—Righ-chathair gloìre air son crann—ceusaidh phian? Is e bu cheann-aobhair air so gradh—gràdh amhàin! Gràdh cha n' ann do chàirdibh ach do naimhdibh. "An uair a bha sinne fathast 'n ar peacaich dh' fhuiling Criosd bàs air ar son." Nochd e 'ghradh caomhail, ann am mìle dòigh 'nuair a bha e air thalamh a' dol mu 'n cuairt a' deanamh maith—a' leigheas gach gne thinnis—gun riabh tionndadh o 'n bhochd 's o 'n bhrònach—A ghnà "'na charaid pheacach." Mar ghuil Esan oscionn Ierusaleim, 'nuair a smuainich E air a peacaibh 's air a fulangasaibh a bha dlù! 'Nuair a bha E ann am piantaibh bàis, cia ro chaomhail a labhair E ris a ghadaich a bha ri 'thaobh, agus cia cho dùrachdach 's a rinn E athchuinge air son a mhortairean fanoideach, " Athair thoir maitheanas dhoibh oir cha 'n 'eil fhios aca ciod a ta iad a' deanamh!" Dh' fhaodadh E gu furasda feachd aingeal a ghairm gu 'theasraiginn, ach mar bàsaicheadh Esan, cha bu chomasach sinne bhi air ar tearnadh; 's air an aobhar sin, a chionn gu 'n do ghràdhaich e sinn, dh'ol e 'n cupan searbh eadhon gu 'ghrùid. Anis air dha eiridh aris, tha 'ghràdh do pheacaich cho mòr 's a bha e riabh. Tha gràdh 'g a bhrosnachadh gu bhi 'g eadar-

ghuidhe air ar son, gu truas, gu faire thairis oirnn agus gu 'r cònadh. Tha e 'cur an Spioraid Naoimh an Comhfhurtair gu tuine 'n ar cridhe achaibh. Tha gràdh aige dhuitse; bhàsaich E air do shon. Tha E 'sealltuinn anuas ort le truas. Tha e 'gairm ort tighinn d'a ionnsuidh. Rinn a ghràdh do chaomhnadh gus a so, ged dhiult thu E. Tha 'ghradh a' giùlan le d' aingidheachd 's aris anis fein tha e 'g aslachadh ort maitheanas a ghabhail a th' air a cheannach le 'fhuil. Nan caitheadh aon eigin a shaibhreas gu d' thoirt amach a prìosan, no nan cuireadh e 'bheatha 'n cunnart gu d' bheatha 's a thearnadh am b' urrainn duit dìmeas a dheanamh air? Ach rinn Iosa tuillidh mòr. Bhàsaich e gu d' shaoradh o thruaighe shiorruidh 's gu d' dheanamh sona gu sìorruidh air neamh. Tha e 'tighinn a' d' ionnsuidh, agus a' nochdadh aileachd a chreuchd, a deir E, Seall mar a ghràdhaich mi thu a pheacaich! Tha gràdh agam dhuit fhathast. Thig a' m' ionnsuidh chum gu saor mi thu o pheacadh 's o ifrinn." O, na diult Fear-saoraidh cho gràsmhor. Na saltair fo d' chois gràdh cho iongantach. Cha tachair thu 'm feasd air a lethid eile do Charaid Earb as—gràdhaich E. Gheibh thu do ghna E làn iochd agus caomhalais! Bheir e comhfhurtachd, treoir, dìdean agus tearnadh dhuit, ameasg uile chunnart agus bhròn na beatha —saoraidh e thu o ghath a' bhàis—'s an sin ni e sona thu gu sìorruidh air neamh—O, thig a dh' ionnsuidh an Fhir-shaoraidh ghràdhaich so!

Faic Luc. xix. 41—44; xxiii. 33—43; Eoin x. 1—30; xv. 12—15; Rom. v. 6, 8; Eph. iii. 17, 18, 19.

# *Is E a bhitheas 'na Bhreitheamh Oirnn.*

Is eigin duinn uile bhi air ar nochdadh an làthair cathair-bhreitheanais Chrìosd. "Thig an duine dhoilgheas arìs mar Dhia na gloìre agus 'na làthair bithidh na h-uile chinneach air an tional." Feuch, a ta E teachd le neulaibh, agus chi a h-uile sùil E; agus iadsan mar an ceudna a lot E. "Cia mòr a' chulaidh-mhisniche do Chreidmhich! Is E'n Ti a dheanadh iad fein a shònrachadh; agus 'nuair a chì iad E air an Rìgh-chaithir nì iad gàirdeachas; oir an Caraid a 's fearr a gheall an tearnadh bithidh 'na Bhreitheamh orra agus bithidh faireachadh aca air tearuinteachd. Ach cia uamhasach dhoibh-san a rinn a dhìultadh; cia uamhasach a shealladh maslaidh a thilgeas e orra-san a lot e le 'n dearmad peacach! Cia uamhasach a bhi 'g cluinntinn a ghutha sin a deir an tràs' "Thigibh do m' ionnsuidh" ag ràdh, "Imichibh uam-sa a shluagh mallaichte!" Abair gu bheil prìosanach ri bhi air 'fheuchainn aig a' Mhòd air son cionta air son an caill e a bheatha. Tha neach aig am bheil aogas dìbli ach caomhalas ro mhòr, aig am bheil cridhe mar gu 'm biodh e 'cur thairis le iochd air son a' phrìosanaich. Bha e ri saothair ro mhòr chum an ciontach a thoirt dheth aig a Mhòd. Tha e 'g innse dha ciod a rinn e cheana 's a' dearbhadh dha gu faodar earbsa gu tearuinte a dheanamh as. Tha E a' toirt cìnnt dha gu bheil E tur chomasach air maitheanas fhaotuinn dha, ma 's e amhàin gu bheil am prìosanach toileach gun deanadh E sin. Tha E 'g ràdh, "Guidhean ort, leig leam tighinn air m' aghaidh aig a Mhòd agus labhairt as do leth; leig dhomh do chùis a thagairt. Thearuinn mi iomadh

prìosanach aig an robh a chùis cho dona ri d' chùis-sa : tha mi comasach air thusa 'thearnadh. Cha 'n 'eil mi 'g iarraidh pàighidh : gràdh amhàin a ta 'ga m' bhrosnachadh. Ceadaich dhomh do chuideachadh." Ach tha 'm priosanach a' leughadh, a' labhairt no 'cadal 's gun e 'toirt fainear. Tha 'n caraid a' teachd aris 's arìs ach leis a' phrìosanach is fuathach e bhì a' dol 'g a fhaicinn agus le gnìomharaibh tha e mar gu 'm b' ann ag iarraidh air gun tighinn a chur dragha air. Anis tha 'm Mòd ann. Tha 'm prìosanach air a thoirt do 'n tigh-mhòid. Tha e 'g amharc air a Bhreitheamh ann an eideadh a dhreuchd, agus a' faicinn gu 'r h-e 'n caraid e air an d' rinn esan dìmeas a thàinig d' a ionnsuidh 'na ghainntir ! Ach, anis, tha a ghnùis stòlda 's a ghuth geur. An ti sin a chaidh a dhiùltadh mar Charaid tha anis 'g a nochdadh fein amhàin mar Bhreitheamh. A pheacaich tha 'n Tì sin a shuidheas air an Rìgh-chaithir, air an là dheirannach, a' tighinn *a' d' ionnsuidh*-sa 'na d' phrìosan 's ga thairgsinn fein dhuit mar d' Fhear-saoraidh. Tha e toileach do chùis a thagairt agus a' gealltuinn dhuit saor agus làn-thearnadh aig a' Mhòd. Na diult E, oir cha n' fhada gus am feum thu seasamh aig a bheingi-thagraidh. Earb as mar d' fhear-tagraidh, mur biodh tu fo bhall-chrith 'na làthair mar do Bhreitheamh ! Gabh a chuireadh, mur cluinneadh tu E a' cur an ceill do bhinne ! Thoir fàilte dha anis gu d' chridhe, chum gu 'n cuireadh Esan an sin failte ortsa d'a rìoghachd !

Faic Mat. xxv. 31—46 ; 2 Cor. v. 10 ; 1 Tess. iv. 16—18 ; Taisb. i. 7.

## *C'aite 'm bheil Iosa.*

B' i cainnt Iob, " och gun fhios agam c'àite 'm faighinn Esan, agus gu 'n tiginn a dh' ionnsuidh 'àite," Iob xxxii. 3. An i so do chainnt-sa a pheacaich bhochd? Am bheil iomaguin ort gu bhi faighinn amach c' àite am faigh thu Iosa! Cha 'n 'eil E ni 's fhaide ann an crùth daonna air thalamh, ach thill E do Neamh. An sin tha E a' riaghladh na shuidhe air Righ-chathair na tròcair, a' feitheamh gus a' bheatha mhaireannach a thoirt do na h-uile a thig d' a ionnsuidh. Faodaidh tu bhi 'smuaineachadh gu bheil neamh ro fhad as, ach tha ùrnuighean pheacach a' ruigheachd an Fhir-shaoraidh air a' cheart thiotadh a tha iad air an cur suas 's tha iad air an eisdeachd leis le aire chaomhail. Gidheadh, mà tha so cruaidh r' a thuigsinn, biodh fios cìnnteach agad nach e 'mhain gu bheil Criosd air neamh ach air thalamh mar an ceudna. Is E Dia, 's air an aobhar sin tha E 's na h-uile àite. Thubhairt E ri 'dheisciobluibh, "Tha mi a ghnà maille ruibh." Tha e gu bunailteach a lathair 'n ar measg. Ann an seòmar an tinneis tha Iosa deas gu comhfhurtachd a thoirt d' a dheisciobul a ta fo àmhghar 'na luidhe air an leabaidh chràidh ud. Anns an ionad uaigneach gus an d' rinn am peacach dol a dh' àideach a pheacanna, tha Iosa a' feitheamh gu 'ràdh, " Bi fo dheadh mhisnich, tha do pheacanna air a' maitheadh dhuit; imich an sith." Anns an eaglais no san t-seòmar, far an d' rinn mòran no beagan cruinneachadh an ceann a cheile gu moladh 's gu ùrnuigh, tha Iosa a' feitheamh chum an 'uireasbhuidhean a riarachadh. " Ge b' e àit am bheil dithis no triùir air cruinneachadh 'an ceann a cheile a' m' ainm-sa, tha mise 'n sin 'n

am meadhon." A leughadair, tha e 'm fagus dhuitse. Anis am feadh a tha do shùil a' leughadh an taoibh so, tha E a' seasamh dìreach ri d' thaobh. Tha E a' cur cagair a' d' chluais. Tha E a' toirt cuiridh dhuit E fein iarraidh. Ma tha thu 'miannachadh 'fhaotuinn cha 'n 'eil astar fad agad ri dol—no ùine mhòr agad ri feitheamh mu 'n ruig do ghuidhe E. Tha E ni 's dlùithe dhuit n' an caraid a tha 'na shuidhe ri d' thaobh oir tha E aig dorus do chridhe a' bualadh gu dol asteach. Ge b' e àite an teid thu tha E 'ga d' leantuinn 's a lamhan làn bheannachd a tha E 'tairgsinn dhuit gu saor. "Tha E a' cuartachadh do cheum agus do luidhe sìos;" ach is ann a ghnà gu maith a dheanamh dhuit. Anns a' mhaduinn tha e 'na sheasamh aig taobh do leapa a tairgsinn do sgeadach le chulaidh ghil fìreantachd; agus 'n uair a tha thu a' d' shuidhe aig a bhòrd, tha E 'g iarraidh ort itheadh do aran sin na beatha a thearnas d' anam o 'n bhàs. Tha e cho dlù 's gu 'n toir e fainear do cheud oidhirp fhann gu teachd d' a ionnsuidh 's gu 'n sín E amach a làmh gu d' chònadh. Tha e cho dlù 's faic E ceud deur an aithreachais agus gu 'm beir E air do cheud osunn air son maitheanais. Tha E cho dlù "'s gu freagair E mu 'n glaodh thu 's am feadh a tha thu fhathast a' labhairt gu 'n cluinn E. A pheacaich c' ait air bith am bheil thu, tha Iosa 'n sin ; ion 's anns 'na h-uile duthaich 's anns gach uile chor, a là 's a dh' oidhche, aig an tigh 's uaithe, gu faod thu tighinn gu Iosa !

Faic Salm cxxxix. ; Is. lxv. 24 ; Mat. xviii. 20 ; xxviii. 20 ; Eoin xiv. 18—23.

# *Ciod a th' air a Chiallachadh le Teachd gu Iosa.*

"Tha mòran air a radh a thaobh teachd gu Iosa ach ciamar is urrainn mi tighinn? Tha Esan air neamh agus ciamar is urrainn mise dol an sin a labhairt ris. Tha e air ìnnse dhomh gu bheil E mar an ceudna 's na h-uile àite ach cha 'n 'urrainn dhomh 'fhaicinn agus ciamar, mata, is urrainn domh dol d' a ionnsuidh? Nam biodh e ach air thalamh mar a bha e aon uair, cha 'n 'eil dragh nach gabhainn. Reicinn na bheil a' m' sheilbh gu dìol air son mo thuruis. Dh' imichinn ceudan do mhìltibh. Doilgheasan air bith cha chuiridh geilt orm. Thriallainn air ball. Rachainn d' a ionnsuidh 's bhrisinn troimh dhomhlachd sluaigh mar a b' àbhaist do na h-euslain a dheanamh gu bhi air an slànachadh. Thuitinn asìos 'na làthair 's ghabhainn greim air 'fhalluing no ghlacuinn a chasan; agus theirinn a Thighearn Iosa teasraig mi. Thàinig mi gu bhi air mo shlànuchadh cha 'n ann o dhoille, o bhacaiche, no o luibhre ach o pheacadh. Tha mo chridhe euslan le aingidheachd. Tha mi 'n cunnart feirge Dhe agus dìtidh shiorruidh. A Thighearna, teasraig mi, tha mi caillte. Ach, mo thruaighe, cha 'n 'eil Iosa ni 's fhaide 'n ar measg cha'n urrainn mi a thuigsinn ciod a th' air a chiallachadh le teachd d' a ionnsuidh." A leughadair ionmhuinn, dean so uile a' d' chridhe 's an sin ni thu tighinn gu Iosa. Ciod a' bhuannachd a tha thu 'smuaineachadh a bhiodh ann an dol d'a ionnsuidh agus tuiteam 'na làthair, 's an gabhail greim air 'fhalluing agus an labhairt ris mar bu ghnà leis an tinn 's leis a' bhacach a dheanamh? Nach b' ann chum 's gu 'n deanadh tu athnichte

t-uireasbhuidhean dha? Orra sin tha fios aige cheana. Gun an dragh so uile is urrainn duit a thuigsinn a leigeadh dha gu'r maith leat gu'n tearnadh E thu. Smuainich air, leig le faireachduinn a bhi a'd' chridhe d'a thaobh, agus leig le d' eigheach dol a suas d'a ionnsuidh, dìreach mar gu'm biodh tu 'g a fhaicinn. Bi cho dùrachdach 's ged bhiodh domhlachd sluaigh mu'n cuairt air, troimh 'n robh thu 'miannachadh briseadh. Glaodh ris mar a rinn an dall, a ghlaodh amach ged nach fac se E "Iosa a Mhic Dhaibhi dean tròcair orm." Tha thu ni 's fearr dheth na iadsan a bh'ann 'n uair a bha E air thalamh. Bha acasan ri dol air thurus fada. Air uairibh cha'n fhaigheadh iad dlù dha le domhladas sluaigh; ach faodaidh tusa 'fhaotuinn cho mòr dhuit fein 's ged nach biodh peacach eile ann aig an robh feum air. Tha e a ghnà am fagus 's an astar cluinntinn; agus ged nach urrainn duit 'fhaicinn. Tha Esan ga d' fhaicinn-sa, tha E fiosrach air t-uile fhaireachdainn 's a' cluinntinn na tha thu 'g ràdh. Is e teachd gu Iosa iarrtus an anama d'a ionnsuidh. Is e bhi 'faireachduinn ar peacaidh 's ar truaighe; a bhi a' creidsinn gu bheil e toileach agus comasach maitheanas, comhfhurtachd agus slàinte a thoirt dhuinn; a bhi 'g iarraidh air ar cònadh 's a bhi 'g earbsa as mar ar caraid. A bhi 'g altrum nan ceart fhaireachduinn agus iarrtus '*s ged* bhiodh e gu faicsinneach san làthair 's gu'n tigeamaid 's gu 'n aslaicheamaid air ar beannachadh, is e sin tighinn d'a ionnsuidh, ged nach faic sinn a ghnuis agus nach cluinn sinn a ghuth. A pheacaich bhochd! d'fhìor iarrtus air son maitheanais d'urnuigh, "Iosa teasraig mi"—is e so tighinn d'a ionnsuidh.

# *Thig le Urnuigh.*

Ged nach urrainn duit Iosa *fhaicinn*, is urrainn duit labhairt ris, is urrainn duit ùrnuigh a dheanamh. Cheadaich Dia agus dh'aithn E eadhon so a dheanamh. Cia mòr an t-sochair gu faodar labhairt ri Dia. "Gairm orm ann an là teanntachd. "Dean faire agus ùrnuigh." "Dean ùrnuigh gun sgur." Cha 'n 'eil ùrnuigh a' feum bhriathar snasmhor òrdail. Is e cur an ceill aon fhìllte air iarrtus a' chridhe ùrnuigh. Na h-iarrtuis sin iad fein gun a bhi idir air an analachadh is ùrnuigh. Cha ruig thu leas feitheamh gus an teid thu 'steach do Eaglais gu ùrnuigh; faodaidh tu ùrnuigh a dheanamh 's na h-uile àite; agus tha Iosa a ghnà a' feitheamh ri urnuighibh pheacach, ion 's nach 'eil aon air bith gun a bhi a ghnà air a thoirt fainear leis. Tha 'chluas a ghnà fosgailte. Tha e duilich labhairt ri righribh 's ri prionnsaibh: cha 'n urrainnear iadsan fhaicinn ach air uairibh; agus an sin cha cheadaichear ach do bheagan dhaoine dol dlù dhoibh. Ach faodaidh na h-uile teachd le 'n iarrtusaibh gu Iosa, cia air bith cho bochd 's cho mòr fo dhìmeas, agus sin-cuideachd aig gach am. Ciod air bhith na nithe maithe a bhios tu 'g iarraidh air son an anama, dean ùrnuigh! air son maitheanais, air son cridhe nuaidh, air son creidimh, air son naomhachd, air son comhfhurtachd dean ùrnuigh! Cha 'n urrainn duit ùrnuigh a dheanamh gu diomhain. Faodaidh tu bhi cìnnteach gu'n teid ùrnuighean mar sin a fhreagairt. Tha nithean eigin ann nach urrainn Dia fein a dheanamh. Cha 'n urrainn E peacachadh, agus cha 'n urrainn E eisdeachd a dhiùltadh do ùrnuigh peacaich bhochd oir thug e'n gealladh so! Sir agus bheirear dhuit, thubh-

airt Iosa, agus tha 'fhacal a' cur an ceill, "Cha 'n urrainn se E fein àicheadh." Gabh misneach, mata, ùrnuigh a dheanamh. Cia air bith cho gràineil 's cho mòr a dh'easbhuidh cuideachaidh 's a tha thu, cha 'n 'eil thu tuillidh is olc gu ùrnuigh a dheanamh. Dean ùrnuigh ged nach urrainn thu ach athchuinge mar so a chur an ceill. "Teasraig a Thighearn, oir tha mi caillte." Cleachd a bhi 'g ùrnuigh. Faigh ionad sam bi thu a'd' aonar. "Nuair a ni thu ùrnuigh rach asteach do d' sheòmar, agus dùin an dorus." Eirich mu 'n tòisich obair an latha los gu'm biodh ùine agad air son ùrnuigh. Fosgail do chridhe ann an làthair Dhe. Innis dha cia gràineil, dibli truagh 's a tha thu. Aidich do pheacanna agus eigh air son maitheanais. Leugh am Bìobull agus iarr an naomhachd sin a th'air a moladh ann. Aslaich air son tiodhlac an Spioraid Naoimh. Abair a Thighearn, tha mi aineolach, teagaisg mi! Tha mo chridhe cruaidh, taisich e! Iompaich mi led' Spiorad! Cuidich leam tighinn gu Iosa—creidsinn ann, a ghràdhachadh agus umhlachd a thoirt dhà. Teasraig mi, o pheacadh agus ullaich mi air son neimh." Leig le d' chridhe feadh an là dol suas gu tric gu Dia, eadhon 'n uair a tha thu mu d' shaothair fheumail. "Dean ùrnuigh gun sgur." Mar 'eil an fhreagairt cosmhail ri teachd air an am, buanaich ann an ùrnuigh 's tha soirbheachadh cinnteach. Anam ri urnuigh cha chomasach am feasd a bhi air a chall. Cha 'n urrainn thu bhi air do chall 's tu 'g eigheach ri Iosa, ag ràdh, Dean tròcair ormsa a ta 'n am pheacach!"

Faic Salm lv. 17; lxv. 2; cii. 17; Mat. vi. 5, 6; Luc. xviii. 1—14; Gni. x. 9; Phil. iv. 6; 1 Tes. v. 17, &c.

# *Thig le Fiughair ri Freagairt do Urnuigh.*

Is ni iongantach gu'm biodh e air a cheadachadh do bhithibh cho peacach ùrnuigh idir a dheanamh. 'Nuair a bheir sinn fainear ciod sinne agus ciod E Dia is ceart a dh'fhaodamaid a bhi fo bhall-chrith 's fo eagal gu'n diùltadh E sinn mur d' thugadh E fein misneach dhuinn tighinn eadhon *le "dànachd* gu righ-chaithir nan gràs." Cha 'n 'eil so a' ciallachadh gu bheil sinn ri teachd gun mhòr-urram agus irisleachd, ach gu bheil sinn ri ùrnuigh a dheanamh le làn-dhearbhachd gu freagair Dia sinn. Tha iomadh cùis ann san deachaidh freagairtean a thoirt do ùrnuigh. Rinn Heseciah ùrnuigh agus armailt Shennacherib chaidh a bhualadh gu bàs. Eliah rinn ùrnuigh agus thàinig teine anuas a chaitheadh 'ìobairte. Rinn na h-Abstoil ùrnuigh agus thàinig an Spiorad Naomh anuas orra le tìodhlacaibh miorbhuileach. Rinn an Eaglais ùrnuigh, agus bha Peadar air a theasraigainn o 'n phrìosan leis an aingeal. Cha 'n 'eil sinn ri fiughair a bhi aguinn gu faigh sinn na tha sinn ag iarraidh a thaobh na beatha so a ta 'làthair ; oir tha sinn gu tric ag iarraidh ni a dheanadh cron dhuinn. Faodaidh sinn a bhi cinnteach co dhiùbh gu 'n toir Dia dhuinn an *nì a 's fearr*. Ach 'nuair a tha sinn ag iarraidh bheannachd air son *ar n anamanna*,—maitheanas naomhachd agus slàinte,—faodaidh sinn a bhi làn chinnteach gu faigh sinn freagairt oir tha e air innse dhuinn ma dh' iarras sinn nì air bith areir toile Dhe, gu 'n eisd E ruinn ; agus tha e air ìnnse dhuinn mar an ceudna gu bheil Dia toileach gu 'm "biodh na h-uile dhaoine air an tearnadh." Thubhairt Iosa "Iarraibh agus bheir

ear dhuibh agus ciod air bhith a dh' iarras sibh a' m' ainm—sa ni mi." Tha E a' guidhe air ar son. Ar n' ùrnuighean a 's fearr tha tuillidh a 's neo-airidh gu mòr gu Dia a bhi g' an toirt fainear ; ach tha E a' toirt eisdeachd a chìonn gu bheil Iosa 'tagairt. Abair gu 'n do sgrìobh thu iarrtus gu rìgh, ach an deigh dhuit a dheanadh cho mhaith 's a b'urrainn dhuit gu 'n robh an sgrìobhadh làn bhall-dubh. Abair mar an ceudna nach robh a h-aon anns an lùchairt do 'm b' aithne thu 's gu 'n robh thu air do chòmhdach le luideagaibh, nach biodh eagal ort nach faigheadh tu am feasd astigh, no nam faigheadh nach biodh d' iarrtas air a leughadh ? Ach abair gu 'n tigeadh mac an rìgh 's gu 'n abradh e, "Cuiridh mise d' iarrtas an làthair m'athar agus iarraidh mi air a dheònachadh." Tha Iosa ga dheanamh so. Tha E 'cur ar 'n urnuighean fann a làthair 's ag ràdh, "Air mo sgà-sa, beannaich am peacach bochd so agus deònaich a ghuidhe." Agus tha e air ìnnse dhuinn, "Esan gu 'n eisd an t-Athair *a ghnà*." "Tha e a ghnà beò gu eadar-ghuidhe a dheanamh." A pheacaich a tha fo bhall-chrith 's fo bhròn dean aoibhneas ! Tha căraid agad sa' chùirt. Cia air bith cho neò-airidh 's a tha d' iarrtais, tha Iosa 'guidhe air do shon, agus ùrnuighean-sa bheir a ghnà buaidh. Ciod tuillidh air an urrainn thu feum a bhi agad gu misneach a thoirt duit ? Thigibh mata le dànachd gu rìgh-chaithir nan gràs chum gu faigh sinn tròcair agus gu'n amais sinn air gràs chum cabhair ann an am feum."

Faic 1 Righ xviii. 21—39 ; 2 Righ xix ; Mat. vii. 7—11 ; Eoin xiv. 13, 14 ; xvii. ; Gni. i. 13, 14 ; ii. 1—4 ; xii. 5—17 ; Eabh. iv. 14—16 ; vii. 25 ; 1 Eoin. v. 14.

# *Thig ann an Creidimh.*

Anns an Tiomnadh Nuadh tha sinn a' leughadh na h-urrad mu thimchioll creidimh. Tha e air a ràdh gu bheil sinn air ar "fìreaneachadh tre chreidimh" agus air ar "tearnadh tre chreidimh, agus tha e air iarraidh òirnn, "creidsinn anns an Tighearn Iosa Crìosd chum gu 'n tearnar sinn." Is muinighin agus earbsa creidimh. Abair gu bheil mi acrach agus caraid caomh a' tairgsinn ni eigin dhomh r'a itheadh. A deir e gu 'r h-aran a th' ann; ach tha 'n dorch ann 's cha 'n urrainn mi faicinn; ach ma thoisicheas mi air ball r 'a itheadh, is e so creidimh. Tha muinighin agam san fhacal. Ma tha mi tinn agus cungaidh-leighis air a toirt dhomh a th' air innse dhomh a ni maith dhomh, 's gu 'n òl mi i; is e so creidimh. Tha mi creidsinn no tha muinighin agam ann an sgil an leigh. Thàinig Criosd do 'n t-saoghal a bhàsachadh air son pheacach. A deir E, "Creid annam sa. Cheannaich mise làn mhaitheanas air do shon agus faodaidh tu dol fo sgaoil. B' i m'fhuil fein an luach a phàigh mi chum 'fhaotuinn, ach is i do bheatha-sa gu fial a ghabhail. Ma bheir thu ùmhlachd dhomh-sa, 's ma dh' earbas tu asam, gabhaidh mi os laimh do theasraiginn o'n bhàs agus o ifrinn: Tha mi làn chomasach air so a dheanamh. An so tha aran r' a itheadh, a chumas beò thu gu sìorruidh, ma dh' itheas tu e: an so tha cungaidh a leighiseas tinneas d' anama air dhòigh 's nach bàsaich thu 'm feasd. Thig do m' ionnsuidh; creid annam-sa agus tearnar thu!" Is e creidimh dìreach earbsa as na tha Iosa ag ràdh. Is e creidimh direach teachd gu Iosa. Bhàsaich E air do

shon. Creid sin, agus gabh buannachd a bhàis. Dh' fhosgail E dorsan a phrìosain air do shon. Creid sin agus thoir as thu fein. Tha E toileach d' uallach a ghiùlan air do shon. Creid sin, agus tilg do pheacanna air-san. Phàigh e d' uile fhiacha. Dean gàirdeachas! Tha e 'toirt slàinte do d' ionns uidh 's ag radh, "Is i do chuid i ma tha thu toileach." Sìn amach do làmh agus gabh i le cridhe taingeil. Mar a' mac stròghail sa chomhs-amhlachd, chaidh thu fad air seachran o d' dha-thigh, ach fhuair Criosd dhuit cead tilleadh. Tha d' Athair air a sgà-san toileach t-fhailteachadh air d' ais. Creid so agus abair "Eiridh mi agus theid mi gu tigh m' Athar." Tha thu 'miannachadh gu 'm biodh muinighin air a chur annad fein le d' fhear no le d' mhnaoi no le d' chloinn; Bhiodh tu air do leòn le iad a bhi 'cur teagaimh a' d' fhacal. Mar sin tha toil aig Iosa gu 'm biodh E air a chreid-sinn 'n uair tha e 'g ràdh "A pheacaich bhochd, Tha mi comasach agus toileach do thearnadh. Thig do m' ionnsuidh-sa." Na cuir doilgheas air le bhi a' mi—chreidsinn 'fhacail. Mur tig thu a chionn gu bheil thu 'smuaineachadh gu bheil thu a' d' pheacach tuillidh 's mor, tha thu 'g ràdh, leis a sin, nach 'eil Esan comasach do thearnadh ged tha E 'g innse dhuinn gu bheil E comasach air *na h-uile a* thig d' a ionnsuidh a thearnadh chum na cuid a's faide." Tha thu 'ga dheanamh na bhreug-aire. Creid gu 'n dean E da rìreadh a' ni a ta E 'gealltuinn. Theirig d' a ionnsuidh air ball. Abair ris, A Thighearna tha mi 'creidsinn, cuidich thusa mo mhi-chreidimh. Tha thu comasach air *saoradh chum na cuid a's faide; saor mise.*

Faic Eoin iii. 14—18; Gni. xvi. 30, 31; Rom. v. 1; Eabh. xi.

## *"Thig mar Pheacach—dìreach mar tha thu."*

Theagamh gu bheil thu 'g radh, " Ciamar is urrainn mise a tha m' pheacach cho gràineil mis-neach-a ghabhail gu tighinn dlù do 'n Iosa Naomh? An ceadaich E do thruaghan mar tha mise teachd 'na chòir? Nach feum mi fuireach gus am bì mi ni 's ullaichte." A cho-pheacaich ionmhuinn! Is e do chor ciontach d' ullachadh a 's fearr. An ni sin a tha thu 'smaoineachadh a tha 'na bhacadh is e do chulaidh mhisniche 's mò; oir thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal a thearnadh *pheacach*, agus air an aobhar sin a thearnadh do lethid-sa. "Thàinig mise cha n' ann a ghairm nam fìrean ach pheacach gu aithreachas." Cha n' e gu bheil ann a h-aon a tha d' a rìreadh 'nam fìreanaibh; ach tha mòran ann a tha 'g am meas fein 'nam fìreanaibh ach ri 'n lethididibh sin cha ghabhar am feasd le Crìosd. Feumaidh sinn dol d' a' ionnsuidh le 'r fìor bhiùthas, ma thig sinn idir, Is peacaich mhòra sinn. Bhris sinn laghanna Dhe. Chead-aich sinn smaointean agus iarrtuis aingidh, mar do cheadaich sinn giùlan aingidh; chuir sinn an agh-aidh an Spioraid Naoimh agus rinn sinn dìmeas air gràdh Iosa. Tha na h-uile ni a tha sinn a' dean-amh làn do neo-iomlanachd. Cha 'n urrainn sinn sinn fein a dheanamh fìor-ghlan. Agus ma thig sinn a dh' ionnsuidh Iosa a' gabhail òirnn a bhi 'n ar fireanaibh, cha 'n éil sinn ach a' fochaid air. An àite 'bhi 'smaoineachadh gu bheil sinn " beartach agus air fàs ann an saoibhreas agus gun fheum ag-uinn air nì sam bith," feumaidh sinn tighinn mar mhuinntir a tha bochd agus truagh agus dall agus lomnochd." Mar so feumaidh sinn teachd gu Iosa

agus ar mi-thoillteannas aideach. Ann an aon d' a chomhsamhlachdaibh labhair e mu dhuine fein —fhìreanta a thug buidheachas do Dhia gu 'n robh e ni b' fhearr na muinntir eile; agus mu aithreachan aig an robh cridhe briste, nach do ghabh misneach gu 'shùilean a thogail suas gu neaamh, ach a bhuail air 'uchd ag ràdh, " A Dhia dean trocair ormsa *a ta 'nam pheacach.*" Agus b' e 'm fear a's deir-annaiche a chaidh dhathigh air dha maitheanas 'fhaotuinn 's a bhi air a thearnadh. Agus nam bu toil leinn gu 'n gabhadh Criosd ruinn feumaidh sinn dol anns a' spiorad cheudna d' a ionnsuidh ag ràdh, " A Dhia dean tròcair ormsa *a ta 'nam pheacach.*" Agus cha 'n fheum sinn *feitheamh*, a' smaoineachadh gu 'm bi sinn am feasda ni 's toillteannaiche. Cha 'n fheum ! tha ar n-aodach air a thruailleadh troimhe agus troimhe le peacadh, agus ar n-uile ionnlaid cha ghlan am feasd o aon smal duaichnidh. Fuil Chriosd a ta 'mhain comas-ach air ar deanamh glan. Cha 'n urrainn sinn am feasda sinn fein a dheanamh ni 's fearr. Feumaidh sinn tighinn gu Iosa chum ar deanamh ni 's fearr ; agus gus a sin cha 'n 'eil ni air a dheanamh. Is e ar ceud fhior dhleasnas teachd gu Iosa. Thig, mata, a pheacaich bhochd ! Na dean car tiota eile moille, gu h-amaideach a' smuaineachadh gu 'm bi thu ni 's iomchuidh an aithghearr. Cha bhi thu 'm feasd ni 's iomchuidhe 's cha 'n fhaigh thu do bheatha dheanamh ni 's mò no 'n tràs. Tha fhios aig Iosa ni 's fearr na th' agad-fhein cia peacach 's cia gràineil 's a ta thu ; ach cha 'n 'eil E 'g ràdh, " Dean moille, ach " Thig." Thig, mata le d' uile pheacaibh agus laigse 's chruas cridhe, thig gu Iosa! Thig mar pheacach, agus thig dìreach mar tha thu.

Faic Is. lv.1—7 ; Salm li. ; Mat. ix. 10—13 ; Luc. xviii. 9—14 ; I Tim. i. 15 ; Taisb. iii. 17, 18.

## *"Ach cha 'n 'eil mise airidh, agus cha 'n urrainn mi tighinn gu ceart."*

Ma tha thu 'm beachd gu bheil peacach *air bith airidh* air slàinte, tha thu air do mhealladh a thaobh nàduir an t-soisgeil. Is saor-thiodhlac agus cha duais e. Cha 'n 'eil neach airidh. Cha robh Pòl, no Peadar, no Eòin airidh. Ach tha Iosa cho làn do ghràdh ged neo-airidh 's mar tha sinn uile, gu bheil E 'toirt cuiridh dhuinn tighinn. Mar 'eil Esan a' meas ar peacaidh 'na chulaidh-bhacaidh c' arson a mheasta leinne e? Tha fhios aig Iosa gu bheil luideagan salach 'ga d' chomhdach, gu bheil thu air do thruailleadh le galar gràineil; gidheadh a deir E, Thig do m' ionnsuidh —sa." Do bhrìgh nan ceart nithe sin fein, a deir E, "*Thig*." Cia cho mì-chiallach *dhuitse*, mata, a bhi 'diultadh a chionn gu bheil thu neo-airidh. Dh' fhaodadh tu cho maith a radh gu 'n robh thu tuillidh 's acrach gu itheadh, no tuillidh 's bochd gu cuideachadh a ghabhail 's gu bheil thu tuillidh 's neò-airidh gu tighinn air son maitheanais. Is ann o d' fhìor neo-airidheachd a tha do bheatha air a deanamh. Ach tha thu 'g ràdh nach urrainn duit tighinn mar a thigeadh dhuit. Thig, mata mar is urrainn thu. Cha d' thubhairt Iosa, thig do m' ionnsuidh-sa a' ruith, no 'g imeachd gu dìreach; ach, dìreach, "Thig." Thig *an doigh air bith* agus gabhar riut. Thig a 'd chrùban, a' snagadh an doigh air bhith, amhàin thig. A deir thu nach d' rinn thu aithreachas gu leòr. Cha dean thu sin am feasd; oir tha aithreachas mar a tha gràsan eile do ghnà a' fàs agus cha 'n urrainn aithreachas neach air bith a bhi coimeas d' a pheacaibh. Ach cha 'n 'eil sinn air ar tearnadh a chionn gu 'n d' rinn sinn aithreachas *gu leòr*, ach, ma nì sinn aithreachas idir, tha sinn air ar tearnadh a chionn

gu 'n d' fhuair Iosa bàs. A deir thu nach 'eil gu leòr agad do ghràdh do Dhia. Cha bhi sin agad am feasd gus am faigh thu do Neamh. Ach tha sinn air ar tearnadh, cha 'n ann a chionn gu bheil sinn a' gràdhachadh Dhe ach a chionn gu bheil gràdh aige-san dhuinne. A deir thu nach 'eil creidimh gu leòir agad. Is fìor, ach tha feum aig a h-uile Criosduigh aslachadh, " A Thighearn, cuir mo chreidimh a' meud." Ach ma tha thu 'fìor-amharc ri Iosa air son slàinte, is e so creidimh, agus ged dh' fhaodas e 'bhi ro lag, cha chomasach a h-aon aig am bheil e 'bhi air a sgrios. Theagamh gu bheil thu 'g ràdh gu bheil do chridhe gu tur olc, 's air an aobhar sin nach 'eil do ghlaoidh amhain air son cònaidh ach 'nan ùrnuighibh ris nach urrainn Dia gabhail. Gabh misneach o chùis Shimoin Magus. Cha robh " a chridhe dìreach am fianuis Dhe ;" bha e 'n domblas na seirbhe 's an cuibhreach na h-euceirt :" Ach thubhairt Peadar, " Guidh air Dia, ma dh' fhaodar gu maithear dhuit smuainte do cridhe " Chaidh iarraidh eadhon air-san ùrnuigh a dheanamh. Am fear so-fein gheibheadh maitheanas nan deanadh e aithreachas. A Leughadair ! cia air bith cho mòr 's a dh' fhaodas do pheacanna a bhi, cha 'n urrainn do chor a bhi ni 's measa na chor-san ; gidheadh thugadh misneach dha dol gu Iosa. Tha thusa cuideachd air do chuireadh. Thig, mata, le cridhe briste, chum gu 'n slànuich Esan e ; no mar a tha Leighton ag ràdh, " Ma tha thu 'g a fhaotuinn neo-bhriste, thoir dha e le iarrtus gu 'm biodh e air a bhriseadh." Cia air bith cho neo-chomasach 's a tha thu tighinn air chòir, thoir an oidhirp,—thig mar is urrainn duit.—amhàin thig, 's cha toil le Iosa 's cha 'n urrainn E do dhiùltadh.

Faic Is. i. 1—18 ; Gni. ii. 22, 23, 36—42 ; iii. 13—19, 26 ; viii. 18—23 ; Taisb. xxii. 17.

## *"Ach tha eagal orm nach aon mi do 'n Mhuinntir Thaghta."*

Cha 'n 'eil aobhar an eagail so agad ach a' d' fhaoin-bheachd fein. An d' rinn Dia no aingeal no 'm Bìòbull so innseadh dhuit? An Taghadh, ciod air bith a tha e 'ciallachadh, is obair Dhe e, 's cha 'n e d' obair-sa. 'Na cuir troimh cheile thu fein le 'chomhairlibh dìòmhair-san, ach thoir an aire air do dhleasnasaibh fein a ta soillear dhuit. "Buinidh nithe dìomhair do Dhia : ach na nithean a ta foillsichte buinidh dhuinne, chum gu 'n dean sinn uile bhriathran an lagha so." Feumaidh sinn na nithe diomhair fhàgail, agus na nithe foillsichte a thoirt fainear. Is e ar dleasnas deanadh areir lagha Dhe ; agus tha 'n lagh so ro shoillear. Cha 'n 'eil e air innseadh dhuit an àite air bith nach 'eil thu air do thaghadh ; ach tha e air innseadh gu 'n do bhàsaich Crìosd air do shon, agus tha thusa air do chuireadh teachd d' a ionnsuidh. Na cuir doilgheas air d' inntinn ni 's fhaide mu chùisibh cho deacair ris an taghadh ach thoir grad ùmhlachd do na bheil Dia ag àithne. A deir E, Tilgibh uaibh 'ur n-uile chionta agus deanaibh dhuibh fein cridhe nuadh agus spiorad nuadh. Tillibh o 'r slighibh olca. Deanaibh aithreachas agus creidibh an soisgeul. Creid anns an Tighearn Iosa Crìosd agus tearnar thu. Iarraibh, agus bheirear dhuibh : siribh, agus gheibh sibh : buailibh, agus fosgailear dhuibh. Tarruing dlù do Dhia agus dlùthaichidh E riut. An tì sin a thig do m' ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith amach e." Dean a' ni a ta Dia ag ràdh agus bithidh do

shlàinte cìnnteach. Abair gu 'n robh thu ro bhochd, agus thubhairt duine saibhir gu 'n tugadh e punnd Sassanach do gach aon do cheud pearsa nach robh fios air an ainmibh ach aige fein, ach aig a' cheart am a gheall gu 'n tugadh se e do gach aon a dh'iarradh e, an abradh tusa, "Tha eagal orm nach 'eil mi do 'n àireamh a tha ris na tiodhlacan fhaotuinn, air an aobhar sin cha 'n iarr mi 'n t-airgead ?" Cha 'n abradh, 's ann bu dòcha thu ràdh, "Co dhiùbh a ta mi 'measg a' cheud no nach 'eil, tha gach aon air a chuireadh 's air an aobhar sin ni mi 'iarrtus." Dean a' nì ceudna a thaobh na beatha maireannaich. Na suidh gu tosdach, a' d' phianadh fein le ceasnachadh gun fheum a thaobh, co dhiùbh a tha no nach 'eil d' ainm an leabhar Dhe. Am bheil thu a' d' pheacach ? "O tha." Tha thusa, mata, air do chuireadh ; oir, "thàinig Iosa a thearnadh pheacach," agus "is Esan an iobairt reitich air son peacanna an t-saoghail uile." Tha cuireadh do na h-uile. "Ge b' e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor." Cha d' thubhairt Iosa, "Thigibh do m' ionnsuidh sibhse aig am bheil ur n-ainmean ann an leabhar na beatha," ach, "Thigibh do m' ionnsuidh-sa, sibhse uile a ta ri saothair agus fo throm uallach." Am bheil thu fo throm uallach leis a' pheacadh ? Thig, mata, gu Iosa agus tha do shlàinte cinnteach. Thig gu Iosa, agus gabhar riut ameasg na muinntir thaghta, ach ma dh' fhanas tu air falbh sgrios sar thu.

Faic Deut. xxix. 29 ; Esec. xviii. 31 ; Ioel ii. 12, 13 ; 1 Eoin ii. 2 ; Taisb. xxii. 17.

## *"Ach cha 'n 'eil Creidimh agam."*

Cha 'n 'eil faireachadh agam gu bheil mo pheacanna air a' maitheadh 's cha 'n 'eil mi cinnteach gu bheil mi air mo thearnadh. A deir mòran gu bheil fios aca air an am san d' fhuair iad slàinte 's gu bheil fianuis aca san leth-stigh gu bheil gach cùis gu ceart leo. Fhuair iadsan sìth ach cha d' fhuair mise. Tha mi làn theagamh agus eagal, gun chreidimh, 's air an aobhar sin, tha eagal orm nach gabh Iosa 'm feasda rium." Mo charaid, tha thu 'g coimeasgadh da nì le cheile a tha anabharrach eadardhealaichte ; creidimh agus lan-dearbhachd. Bha thu 'labhairt mu *làn-dearbhachd* 's cha b' ann mu chreidimh. Is ro shòlasach faireachadh cìnnteach a bhi aguinn air maitheanas agus neamh ; ach tha e tur chomasach gun so fhaireachduinn, agus gidheadh *creidimh* a shealbhachadh. Is e Creidimh teachd gu Iosa mar pheacach bochd, agus a bhi 'cur muinighin annsan amhàin air son slàinte. Is e lan-dearbhachd a bhi 'faireachadh gu cinnteach *gu bheil sinn* air ar tearnadh. Is dà ni eadardhealaichte iad. Tha creidimh feumail (*cha ghabh e seachnadh*) air son slàinte ach cha 'n 'eil làn-dearbhachd. Aig mòran tha làn-dearbhachd a tha mealltach, am feadh a tha iad a dh' easbhuidh creidimh ; agus tha mòran aig am bheil fìor-chreidimh nach 'eil a' mealtuiun lan-dearbhaidh. Abair gu 'n d' fhuiling thu long-bhriseadh, agus thu 'n crochadh ri earrainn do 'n t-soitheach thar an robh na tonna gu buaireasach a' briseadh. Tha eitheartearnaidh a' tighinn amach a' d' ionnsuidh. Tha i air a' togail cho mhaith 's nach urrainn i dol fuidhe. Tha na ràmhaichean cho teòma 's nach d' fhartlaich orra riabh a toirt sabhailte gu tìr.

Tha iad a' toirt cuiridh dhuit-sa tighinn astigh. Tha fhios agad gu bheil an soitheach ris a' bheil thu 'n crochadh gu bhi 'n graide 'na spealgaibh. Tha thu 'creidsinn gu 'n toir am bata sàbhailte gu cladach thu. Tha thu 'a dol astigh innte. Ach 'n uair a tha na tonna mòra 'g a luasgan asìos agus asuas, agus iad air bheul tighinn thairis oirre, tha eagal ort 's theagamh nach treig t-eagal thu gus an ruig thu tìr. B'e dol do' n bhàta creidimh; b'e bhi fo eagal 's tu innte cion lan-dearbhachd. Ach, ged bha thu fo eagal bha thu *cho sabhailte* ris na ràmhaichibh air nach robh eagal idir. Cha do chuir do gheilt-sa an cunnart do *thearuinteachd*, ged mhill i do shìth. Tha *sinne* ann an stoirm. Ar peacanna thog suas gaothan 's tonnan ceartais Dhe. Tha 'n lagh a' fuaim a mhallachdan mar thàirneanach 'n ar n-aghaidh. Tha ifrinn a meun-anaich shìos. Tha Iosa cosmhuil ris an eithear-thearnaidh. Tha E'tighinn amach do 'r n-ionnsuidh, agus a' toirt cuiridh dhuinn a bhi 'treigsinn ar didean dhiomhain gu leir a tha mar shoitheach breòite 's i dol fuidhe, agus sinn fein a thilgeadh na mheinn-san. Is e creidimh a bhi 'cur muinighin ann-san amhàin. 'Nuair a smuainicheas tu air do pheacaibh 's air d' anfhainneachdaibh faodaidh tu 'bhi làn amharus agus eagal, agus gu tric thu 'smaoineachadh nach 'eil thu tearuinte. Gabh misneach, mata, a chreidmhich fo gheilt-chrith. Am bheil thu 'mothachail gu bheil thu caillte gun Iosa? agus an i d' ùrnuigh dhùrachdach, Fòir orm a Thighearn, no tha mi caillte." Ciod air bhith, mata, d' amharuis, tha *creidimh* agad, creidimh slàinteil,—an creidimh sin mu 'n do labhair an t-Abstol Pol, 'n uair a thubhairt e, "Creid anns an Tighearn Iosa Criosd agus tearnar thu." Cha chom-asach a h-aon a bhi air a chall a thig gu Iosa.

## *Sibhse a ta Og Thigibh.*

A Leughadair òig, Biodh impidh air a cur ort bliadhnachan d' oige a thoirt do Dhia. Tha gealladh àraidh air do shonsa; An tì a dh' iarras mi gu moch gheibh e mi." Theagamh gu bheil thu 'smuaineachadh, " Tha mi ro òg gu 'bhi diadhaidh fhathast; mealam an saoghal beagan ùine; tha gu leòr a dh' ùine rotham." Tuillidh 's og gu bhi diadhaidh ! Ach cha 'n 'eil thu tuillidh 's òg gu bhi 'peacachadh, no tuillidh 's òg gu bàsachadh, no tuillidh 's òg gu bhi air do thilgeadh do ifrinn. Theagamh nach bi thu beò gus an tig thu gu inbhe duine, no idir gu seann aois. Tha mòran sluaigh a 'dol gu bàs cho òg riutsa. Ma theid thu do chladh, cia lìonmhor na h-uaighean a tha 'n an uaighibh òigridh. Faodaidh am bàs a bhi anise fein a' deanamh deas gu d' bhualadh. O, mata, thig air ball gu Iosa ! Tha thu gu mòr a' mearachd ma tha thu 'm beachd gu 'n dean diadhachd dubhach thu. Is i diadhachd amhàin a ni da rìreadh sona thu. Rinn mòran oigridh a' chùis a chur gu deuchainn, agus innsidh iad uile dhuit gu bheil sòlais na diadhachd gu mòr ni 's fearr na uile aoibhneis peacaidh agus dìomhanais. Gheibh thu mach gu bheil so fìor ma thig thu gu Iosa. Am bheil e coltach gu 'n ceadaich E a luchd-leanmhuinn fein a bhi ni 's mi-shona na seirbhisich an t-saoghail ? Os bàrr, cia mar a tha 'dhànachd agad tighinn beò aon là ni 's fhaide 'g a dhiùltadh-san. Tha e 'g àithne dhuinn air ball creidsinn agus ùmhlachd a thoirt dhàsan. A h-uile là a tha sinn a 'cur dàlach ann an aithreachas tha sinn ciontach do ghnìomh ùr ceannairce agus a' carnadh suas feirge dhuit fein

fa chomhair là na feirge!" A deir tha gu 'n dean thu aithreachas 'n uair a dh' fhàsas tu sean. Ach feumaidh sinn Spiorad an Tighearna chum ar cuideachadh gu aithreachas a dheanamh, agus ma tha thusa 'g ràdh, Am feadh a ta mi òg ni mi seirbhis do Shàtan, agus gus am bi mi dlù do n bhàs cha till mi ri Dia," am bheil thu 'smuaineachadh gu 'n toir Dia a Spiorad Naomh idir dhuit? Nach e so a bhi 'muchadh an Spioraid? Nach faod e 'bhith gu fàs thu caoin-shuarach agus an-toileach air aithreachas? Is ro thearc iad a tha ri aithreachas 'n an seann aois. Mur tig thu gu Iosa 's tu òg cha 'n 'eil e coltach gu 'n tig thu idir. Cleachdadh iadhaidh slabhraidhean làidir mu 'n cuairt ort, a bhios ni 's deacaire dhuit a bhriseadh as a cheile gach là. Am feadh a tha thusa ri moille tha Sàtan ag obair. Tha esan gnìomach a' ceangal shnaim. Is tusa a phrìosanach agus tha e 'deanamh ni 's diongmholta 's ni 's diongmholta nan còrd a tha d' cheangal. Ge b' e uair a ni thu peacadh tha e 'ceangal snaime eile. A h-uile iarrtus naomh a tha thu 'muchadh, a h-uile uair a tha thu 'cur dàlach an aithreachas tha ri snaim ùir. Mur teid thu as anis, ciamar is urrainn fiughair a bhi agad ri thu fein a chur fa sgaoil 'n uair a tha thu ni 's laige agus do gheimhlibh ni 's treasa? O, mata, "Cuimhnich anise do Chruithfhear ann an làithibh *d' òige*. Thig air ball gu Iosa, ma 's maith leat tighinn idir. Bithidh E 'n a Fhear-treòrachaidh dhuit ameasg rib, na chomhfhurtachd dhuit ameasg bhròn 'na Fhear-gleididh ameasg chunnart na beatha. Na caill car aon là an t-sochair sin a bhi 'sealbhachadh a lethid do charaid. Abair o'n tiota so fein, "M' Athair bu tusa Fear-stiùraidh m' òige."

Gna. iii. 1—24; iv.; viii. 17; Eccles. xii. 1.

## *Sìbhse, a tha teachd air aghaidh am bliadhnaibh agus Sìbhse a tha Aosda, Thigibh.*

Agaibh-sa tha maduinn na beatha seachad. Ràinig thu mullach na beinne no tha thu 'g imeachd sios leis a ghleann air an taobh eile. Tha thu gu luath a' tarruing dlù do 'n uaigh. Theagamh gu bheil thu fhathast air do dhian—chleachdadh ann an gnothaichibh feumail na beatha; no faodaidh gu 'm bi do dheigh 's do ghràdh air buannachd a' d' ribeadh ann an iomadh iomaguin dhoilgheasach. Ach na di-chuimhnich "an t-aon ni feumail." Faodaidh sinn deanamh as eugmhais nì air bith eile eadhon na beatha fein ach cha 'n urrainn sinn deanamh as eugmhais Iosa. Is e slàinte 'n anama an t-aon nì feumail. Bha thu gnìomhach car iomadh bliadhna ann an cùisibh na beatha so; ach thuige so cha d' fhuair thu ùine air bith airson diadhachd. Cha 'n 'eil do *ghnothach* àraidh eadhon air tòiseachadh air. Ach cia suarach na h-uile ni eile 'n coimeas ris a' nì so. An ceann beagan bhliadhnachan is coma co dhiùbh a bha sinn beartach no bochd, ach bithidh e 'na nì cudthromach co dhiùbh a thàinig sinn gu Iosa no nach d' thainig. Chàidh mòran sluaigh gu bàs mu 'n cuairt duit; Coimhearsnaich agus càirdean, mòran leis an robh thu sa' sgoil, no 'ghluais leat an tus beatha tha 'nise 'n an uaighibh, Chaidh thusa a chaomhnadh; ach dh' fhaodath tu a bhi air do ghearradh sìos mar chraoibh mhi-thorraich—gun ullachadh. Faodaidh e 'bhith gu bheil fad-fhulangas Dhe ach gann air a chaitheamh. An aithghearr faodaidh a' bhinn a bhi air a toirt amach, "Gearr sios e c' arson a tha

e 'fàsachadh na talamhainn." Theagamh gu bheil thu 'teachd air d' aghaidh ann am bliadhnaibh? Mo charaid aosda, cia lìon rabhadh cudthromach a tha 'g áithne dhuit ullachadh a dheanamh. D'aogas preasach, d' fhalt a tha 'gealachadh, do neart a ta 'caitheadh, tha 'cur an ceill gu labhrach dhuit gu bheil a chrìoch dlù. Tha thu air chrith air bruaich na h-uaghach. An t-òg faodaidh a bhi beò iomadh bliadhna ach thusa cha 'n urrainn. Gu goirid, gu ro ghoirid, *feumaidh* tu dol gu bas. O, cia uamhasach a' nì seasamh fa chomhair cathair—bhreitheamhnais Chrìosd agus cunntas a thoirt air beatha fhad a chaitheadh 'g a dhiúltadh fein, air miltibh do shàbaidibh, agus shearmoinibh agus shochairibh a chaidh a dhearmad. O, mata, thig gu Iosa anis. Na caill tiota, cha 'n èil e agad r 'a sheachnadh. Chruadhaich thu da rìreadh do chridhe 's rinn thu aithreachas ni 's deacaire le bhi dearmad diadhachd cho fada; ach ma tha thu gu dùrachdach ag aslachadh cònaidh Spioraid Naoimh Dhe, deònaichidh Esan d' iarrtas anise fein. Cha 'n 'eil e tuillidh 's anmoch. Ged dhiùlt thusa cho fada eisdeachd ris, cha do sguir Iosa a labhairt riut. Fathast a deir E, "Thig do m' ionnsuidh." Fathast tha gràdh aige dhuit. Tha E 'feitheamh gu d' thearnadh fathast. Na cuir an suarachas E ni 's fhaide. Seall air d' ais. Tha 'm bàs a' teachd le sìnteagaibh a' d' dheigh le ceumaibh luatha. Tha e ro fhagus. Tha 'm breitheanas teann air a chul agus tha ifrinn 'na dheigh. Tha iad air bheul do ghlacadh. Teich air ball gu Criosd. Thig gu Iosa. Is Esan amhàin a tha comasach air do thearnadh.

Faic Mata vi. 19—24; Luc. x. 40—42; xiii. 6—9.

# *A Chul-Sleamhnaiche, Thig*

Is cuis àraidh do chùis-sa; oir thàinig thu cheana gu Iosa; ach dh'fàg thu E 's chaidh thu air seacharan uaithe. Bha thu 'm fagus ach anis tha thu fad as. Tha do pheacadh ro mhòr. Dh' fhiosraich thu ni-eigin do ghràdh Chriosd ach gidheadh threig thu E. Mheal thu solus ni bu shoilleire 's cothroman a's mò na iad-san do nach b'aithne ciod i 'n diadhachd. Ghabhadh asteach do'n chrò thu 's bhlais thu 'n t-ionaltradh milis leis am bheil an deagh-bhuachaille a' beathachadh a threud, gidheadh dh'fhàg thu 'm fang naomh. Do chlaonadh thòisich, theagamh an dìomhaireachd, le bhi bacadh ùrnuigh, 's a' dearmad focail Dhe. No gheill thu do bhuaireadh eigin, ach cha deachaidh tu gu Iosa air son maitheanais, agus mar sin dh'fhàs thu, uigh air n-uigh, caoin-shuarrach. Faodaidh gu bheil thu fathast a' cumail asuas aidmheil na diadhachd o'n leth-muigh; ach cha'n 'eil do chridhe ceart an sealladh Dhe; tha e fuar agus marbh. Theagamh gu'n do thilg thu thu fein ann an anacaitheamh shaoghalta, 's gu bheil thu a'd' eisiomplair air an fhacal, "mu ghràdhaicheas neach an saoghal, cha'n 'eil gràdh an Athar ann." Theagamh gu bheil a' chùis ni 's measa, gu'n do thuit thu 'm peacadh follaiseach, 's gu'n d'thug thu masladh am fianuis sluaigh air ainm Criosduigh. Chaill thu na cothroman sin air maith a dheanamh d'an deanadh tu feum mar biodh tu a'd' chulsleamhnaiche. Mar so rinn thu spuinneadh air Dia. Thug thu mi-mhisneach do luchd-aidmheil eile le d' fhuarachd 's le d' neo-sheasmhachd 's bha

thu a'd' chulaidh-bhacaidh do mhòran a bha feòraich, " Ciod a ni mi chum 's gu 'n tearnar mi." An àite bhi a'd' bheannachadh 's ann a bha thu a'd' mhallachadh do mhuinntir eile, 's a bharr air sin chuir thu doilgheas air an Spiorad Naomh, cheus thu Mac Dhe as ùr agus chuir thu E gu nàire fhollaiseich. Ach Iosa, am Buachaille caomh, ged dh'fhàg thu a chrò, tha toileach d' fhailteachadh air d'ais. Tha e 'sireadh na caorach a chaidh air seachran. A deir E, O Israeil pill a dh'ionnsuidh an Tighearna do Dhia. Abair ris, " Thoir air falbh air n' uile easaontas agus gabh ruinn gu gràsmhor." Leighisidh mi an cùl-sleamhnachaidh, gràdhaichidh mi iad gu saor, oir tha mo chorruich air a pìlltinn air falbh. Pillibh a chlann chùl-sleamhnach agus leighisidh mi ur cul-sleamhnachadh, oir tha mi tròcaireach; amhàin aidich do chionta gu'n d' rinn thu easaontas an aghaidh an Tighearna do Dhia. Pillibh, a chlann chulsleamhnach, deir an Tighearn."

Thoir fainear na briathra caomh sin. Beachd-smuainich air comhsamhlachd a' mhic stròghail. Ciod a' mhisneach a's mò air an urrainn duit feum a chur. Ged chaidh thu air seachran o Iosa faodaidh tu teachd d'a ionnsuidh aris. Tha e cho toileach gabhail riut 's a bha E 'n toiseach. Stad, mata, a'd dhian-shiubhal an comhair do chùil. Pill a dh'ionnsuidh an Tighearna, c'arson a bhàsaicheas tu?"

Faic Salm cxix. 176; Ier. iii. 12—14, 22; Hos. xiv. 1—4; Luc. xv.

# *A Pheacaich Eu-dochasaich, Thig.*

Theagamh gu bheil thu 'g ràdh, "tha tròcair Dhe air son muinntir eile ach cha 'n 'eil air mo shonsa. Bha mise tuillidh 's gràineil, rinn mi mi-bhuil do na sochairibh a's mò agus mhùch mi gach fein-dhiteadh bu treasa. Rinn mi cath an aghaidh Dhe agus chuir mi 'n gnìomh ciontan a tha mi criothnachadh smaointeachadh orra. Cha'n urrainn maitheanas a bhi air mo shonsa. Eisd, a pheacaich; a ta Dia ag ràdh, "Ged robh ur peacaidhean mar an scàrlaid, bithidh iad geal mar an sneachd." "Mar is beò mi cha'n 'eil tlachd agam ann am bàs an aingidh ach gu'm pilleadh e 's gu'm bitheadh e beò. Pillibh, pillibh c'arson a bhàsaicheas sibh?" Eisd a pheacaich. Fuil Iosa, glanaidh o na h-uile peacadh." *A h-uile peacadh* agus mar sin *do pheacadh-sa.* Eisd! Tha Esan comasach iadsan uile a thig a dh'ionnsuidh Dhe tridsan a thearnadh gu h-iomlan, "agus mar sin *thusa.* Eisd! Thàinig Iosa Criosd do'n t-saoghal a thearnadh pheacach, d'am mise an ceud fhear." Tha e 'tearnadh cinn-fheadhna pheacach agus mar sin *thusa.* Daibhi a chuir mort an gnìomh—Peadar a rinn 'aicheadh-an gaduich air a' chrann-cheusaidh—miltean a ghlaodh, "Ceus E"—Pòl an geur-leanamhuinn-aiche—bha uile air an tearnadh. Agus an Tì sin a thearuinn iadsan, tha comasach air *thusa* a thearnadh. Am bheil eagal ort gu'n do chuir thu 'n gnìomh am peacadh nach maithear: tha d'iomaguin 'na dearbhadh cìnnteach nach do chuir thu 'n gnìomh e. Ciod air bith am peacadh sin (agus tha mòran am beachd nach gabh e cur an gnìomh anis) gidheadh tha e cìnnteach nan deanadh aon neach a chur an gnìomh nach fiosraicheadh e bròn

air bith air a shon. Oir tha 'm Bìobull anns gach earrainn dh' e ag ìnnse dhuinn gu faigh na h-uile a ni aithreachas maitheanas, 's na h-uile a dh'iarras tròcair gu faigh iad i; agus a deir Iosa, "An tì a thig do m' ionnsuidh-sa cha tilg mi *air chor air bith* amach e, 's e sin r'a ràdh, air son aobhair air bith, ion 's gu faod sinn a bhi cinnteach nach d'rinn aon phecach aithreachail, a thig gu Iosa air son maitheanais, peacanna nach comasach a mhaitheadh a chur an gnìomh. Tha Dia fo fhiachaibh le 'ghealladh 's le mhionnaibh maitheanas a thoirt gu pailt" do na h-uile peacach a thig gu Iosa air son slàinte. Ach fathast theagamh gu 'n abair thu, "Tha mi 'm pheacach caillte—gu tur caillte—thar leigheis!" Bha bràthair do'n t-searmonaiche ainmeil *Whitfield* aig aoidheachd leis a' Bhan-mhorair *Huntingdon* a thug oidhirp air 'anam eudòchasach a thogail le bhi 'labhairt air tròcair neo-chrìochnaich Chriosd. "A Bhan-mhorair," thubhairt e, tha 'chùis fìor, tha mi 'g a fhaicinn gu soillear, ach cha 'n 'eil tròcair ann *domhsa*; tha mi 'm dhuine truagh, tur chaillte," bi so a fhreagairt. Tha mi toilichte chluinntinn, toilichte 'm chridhe gur duine caillte thu, fhreagair ise, "Ciod, a Bhan-mhorair, toilichte gu bheil mise 'm dhuine caillte? "Seadh, a Mhr. W. da righribh toilichte; oir thàinig Iosa Criosd do 'n t-saoghal so a thearnadh dhaoine caillte!" Thug am focal sin misneach d'a anam. Chreid e ann an Iosa agus an ùine ghearr bhàsaich e ann an sìth. A pheacaich, dean aoibhneas! Thàinig Iosa a thearnadh dhaoine caillte—a'd' thearnadh-sa!

Faic Is. i. 18; Esec. xviii. 30—32; xxxiii. 11; Luc. xix. 10; Eoin vi. 37; 1 Tim. i. 15; Eabh. vii. 25; 1 Eoin i. 7.

# *A Pheacaich gun Churam Thig.*

Ciod ! ceannairceach an aghaidh Dhe a' greasad gu bàs, air do dhìteadh gu ifrinn, gidheadh gun churam ? A Leughadair, an aon diùbhsan thu a th' air an toirt suas cho mòr do nithibh faoine 'n t-saoghail so 's nach toir iad fainear cùisean cinnteach an ath-shaoghail ? Eisd ri ceisd uamh-asaich Iosa, Smuainich oirre, " Ciod e an tairbhe do dhuine, ged chosnadh e an saoghal gu h-iomlan agus 'anam a chall ? Abair gu fac thu mòr-shluagh a' triall troimh lòn agus cas-chreag eagallach aig a' cheann. Tha iad gu sunndach a' gabhail air an aghaidh, a' spìonadh bhlà, gus an ruig iad a bile, 's am bheil aon an deigh aoin a 'dol thairis agus air a bhriseadh 'na mhìribh. Nach glaodhadh tu riu. " Stadaibh, stadaibh ! ma tha meas agaibh air ar beatha, tillibh air ar n-ais ! " Tha thusa a' triall air d' aghaidh gu sgrios a 's uamhasaiche. A' meunanaich fodhad tha 'n loch teine agus am bheil thu fhathast a' dol air d' aghaidh ? Tha Iosa 'g glaodhach riut, " Pill, Pill c' arson a bhàsaicheas tu." Ach cha 'n 'eil thusa 'faicinn a' chunnairt. Tha thu 'ga d' fhaireachduinn fein sona, 's dòchas agad gu 'm bi na h-uile ni ceart leat 'na dheigh so. Am fac thu riabh cho seimh 's a tha 'n sruth dìreach mu 'n leum e sios leis an eas ? Is ionann sin do shìth-sa a tha, 'n aithghearr gu bhi air a briseadh le daoi-leum bàsmhor do thruaighe gun chrioch ! Tha iomadh nimh taitneach do 'n bhlas, agus tha iad a tàladh na muinntir a tha 'g an òl gu cadal seimh, ach o'n chadal sin cha duisg iad am feasd. Tha thusa pòit air cupa bàis Shàtain. An ni sin a tha thusa saoilsinn a 's deoch thaitneach a ta 'na nimh bhasmhoir, agus tha do chaoin-shuar-

achas a thaobh diadhachd 'na chomharadh air cho uamhasach 's tha e 'g oibreachadh air d' anam. Thoir an aire nach dùisg thu ann an lasraichibh ifrinn, mu 'm bi e túillidh 's anmoch, crath dhìot an trom-chadal so. Tha do thigh ri theine. Am mullach an aithghearr tuitidh astigh agus pronnaidh tu. Ach tha thusa a' d' shuidhe gu socair a' d' bhreugadh fein le faoineis agus a' dearmad gach rabhaidh. Tha mòran a' glaodhach, Teine ! Teine ! teich air son do bheatha !" Ach cha 'n 'eil thusa a' toirt aire air bith do 'n chaismeachd. Tha Criosd 'g a thairgsinn fein mar thearmunn ach gu diòmhain. Gidheadh, ged nach 'eil thu 'g a thoirt fainear, tha thu 'n cunnart. Ann an cunnart tha thu 'tarruing gach deò. Is e cunnart do chompanach siubhail 'nuair a tha thu air thurus, agus cunnart tha 'taghal d' ionaid còmhnaidh. Tha cunnart ag itealaich os do chionn ameasg othail an latha, agus tha cunnart a' caogadh eadar chùirtean do leapa ann an samhchair na h-oidhche. Faodaidh soirbheachadh a bhi agad, gràdh a bhi dhuit, sodal air a dheanamh riut ; agus thu bhi gun chùram ; ach tha thu 'n cunnart. Faodaidh tu do smuain a bhàthadh ameasg gnothaich no le leam fodha ni 's doimhne 's ni 's doimhne ann an ana—caitheamh shaoghalta 's am peacadh ; ach tha thu ann an cunnart—an cunnart feirge, bàis agus ifrinn. O, dean ruith gu Iosa ! an sin amhàin a ta sinn tearuinte. Thoir as thu fein tre dhorus na slàinte, am feadh a ta e fhathast fosgailte ; oir bithidh i dùinte 'n aithghearr 's an sin ann an dìomhanas ni thu bualadh.

Faic Eccles. xi. 9 ; Esec. iii. 17—19 ; xxxiii. 1—19 ; Marc. viii. 34—38 ; Luc. xii. 16—21 ; 2 Pead. iii. 1—12.

# *Thig Anis! Bithidh an Obair ni 's Cruaidhe A' Màireach!*

Theagamh gu bheil thu 'smuaineachadh gu 'm bi e cho furasda aithreachas a dheanamh aig am air bith 'na dheigh so 's a tha e 'n diugh. Is mealladh cunnartach so. Tha a h-uile drùghadh inntinn a' fàs ni 's laige le ath-dheanamh agus mar bi cumhachd aca thairis air do ghiùlan, cha bhi iad an aithghearr air am faireachduinn idir. Ma bha do chònaidh riabh làimh ri muileann fuaimneach, ri abhainn bheucaich no ris a' mhuir, dh' fhiosraich thu nach robh an fhuaim a bha 'n toiseach a 'cur buaireis ort, mu dheireadh ach gann air a toirt fainear. Dìreach mar sin faodaidh fìrinnean a 'chreidimh drùghadh domhain a dheanamh air an inntinn ; ach mur 'eil na drughainnean sin air an caidreamh le bhi 'deanamh d' an reir, na fìrinnean sin gluaisidh an inntinn ni 's lugha 's ni 's lugha, gus an eisdear riutha le tur chaoin-shuarachas. Tha Iosa 'g ràdh, " Feuch, a ta mi 'm sheasamh aig an dorus agus a' bualadh." Tha e 'bualadh le searmoinibh, le leabhraichibh, le còmhradh, leis a' choinnseas, le rabhannaibh solaimte. Tha 'n fhuaim a' cur clisgidh ort, ach mur eirich thu agus mur fosgail thu 'n dorus, am bualadh sin ni do chlisgeadh ni 's lugha a màireach, gus fa dheireadh nach cluinn thu idir e. Cia liòn iad aig an robh aon uair faireachadh drùighteach mu dhiadhachd, aig nach 'eil, anis, faireachadh idir, agus a tha gu luath 's gu sàmhach a' siubhal sios gu ifrinn. Air oiribh aimhleathan chreag casa còrsa siorramachd *York*, tha sgaothan eun mara a' fàgail an cuid ubh, agus le 'n tional tha cuid a' faotuinn beo-shlàinte

chunnartaich. Thachair e, aon uair, air do dhuine a gheinn iaruinn a sparradh san talamh 's e fein a leigeadh sìos air an ròp a bha ceangailte rithe, gu 'n d' fhuair e mach nach b' urrainn dha ruigheachd air an àite 'n robh na h-uibhean an tasgaidh, a chionn gu'n robh oir na creige a 'ruith amach thar an àite a bha fodha. Thoisich e 'n sin air e fein udal air ais 's air adhart. Mar so fhuair e mu dheireadh a chas air a' chreig, ach ann a bhi 'g a dheanamh sin chaill e 'ghreim air an ròp. Bha 'shuidheachadh ro uamhasach. Bha 'mhuir. a' beucaich ceudan troidh gu h-iosal. Bha e neo-chomasach dìreadh no tearnadh. Is fheudar gu 'm bàsaich e 'n aithghearr a chion lòin no gu 'n tuit e 's gu 'm bi e air a bhriseadh 'n-a mhìribh air na creagaibh. B'e 'n ròp an t-aon doigh thearaidh a bh' aige. Bha e air udal a null 's a nall. Chunnaic e air gach crathadh gu 'n robh e ni b' fhaide a air falbh na bha e roimhe. 'Nuair a sguireadh e 'ghluasad cha b' urrainn dha ruigheachd air. Gach tiotadh a bha e ri moille bha 'chunnart a' dol a' meud. Rinn e suas inntinn. An ath uair a rinn an ròp luasgan teann air leum e air adhart, rug e air agus ràinig e'm 'mullach gu tearuinte. A pheacaich! tha do shlainte sa ni 's fhaide as a h-uile tiotadh a tha thu ri moille. Tha ifrinn fodhad agus an aithghearr ni 'm bàs do thilgeadh sìos. Ach tha Iosa 'm fagus chum do thearnadh. Tha e 'toirt cuiridh dhuit greim a dheanamh air. Is e so *t-aon* dòchas. Dean greim air le creidimh. Esan ni greim ort 's ni e do tharruing suas gu neamh. Ach tha 'n duileaghdas agus an cunnart nis mò a h-uile tiotadh a tha thu ri moille. Thig gu Iosa anise fein!

# *Thig anis! Am Maireach faodaidh e Bhi tuillidh 's Anmoch!*

Theagamh gu bheil thu air cur romhad tighinn gu Iosa, ach nach ann dìreach an tràs. Cosmhuil ri Felix a deir thu, "Imich romhad an tràs, 'n uair a thig am a 's iomchuidhe cuiridh mi fios ort." Tha fios aig Satan ma chuireas tu 'n diadhachd air falbh, gu 'r cosmhuil gu 'n cum e thu 'm braighdeanas gu sìorruidh. Tha Dia ag ràdh, "An diugh ma chluinneas sibh mo ghuth, na cruadhaichibh ur cridheachan: feuch anis là na slàinte. Tha Sàtan ris a' chagar so, "Cha 'n ann an diugh ach a' màireach!" Tha e 'gealltuinn gu 'n toir thu do Dhia d' uile làithean a tha ri teachd, ma 's urrainn esan amhàin ach an t-am a ta 'lathair a dheanamh cìnnteach dha fèin. O, bi d' earalas mu 'n mhàireach; Tha anamanna mar is trice air an call, cha'n ann a chionn gu bheil iad a' cur rompa nach dean iad am feasd aithreachas, ach a chionn gu bheil iad a cur dàlach ann gu am eigin a ta ri teachd, agus gidheadh a cur dàlach ann gus am bi e tuillidh 's anmoch. Na màirich rinn ifrinn a dhòmhlachadh. Theagamh gu bheil thu 'smaointeachadh air moille 'dheanamh gus am buail euslaint thu; ach is i 'n leaba thinneis an t-àite 's measa gu aithreachas. Faodaidh d' inntinn a bhi cho mòr air a riasladh le breisleich, le fiabhras no le cràdh no cuid a bhi aice cho mòr do laigse a' chuim, 's gu 'm bi thu neo-chomasach air smaointeachadh. Cha 'n 'eil san t-sìth sin ann-sam bheil, a reir coslais, mòran a' dol gu bàs ach amhàin cion-mothachaidh na h-euslainte. Mòran a rinn aidmheal, 'n uair a bha iad tinn gu 'n drinn iad aithreachas, 'n uair a dh' aiseagadh gu slàint iad dh' fhàs ni bu neo-churamaiche na bha iad roimhe. Cha b' e so fìor-iompachadh: 's nam bàsaicheadh iad bhiodh

iad caillte ! Cha 'n 'eil ach beag dochais ri slàinte ann an euslainte. Ach theagamh nach tig an t-am sin am feasd. Faodaidh tu bàsachadh gun aon tiotadh rabhaidh. Ged tha thu 'd shlaint an diugh, faodaidh tu bhi marbh a' maireach ! Agus am bheil thu am feadh a tha 'bheatha cho neo-chinnteach, a' cur seachad slainte ?

Tha prìosanach fo bhinn bàis. Tha uair bhàs-mhor a' chrochaidh air a cumail am falach air, ach tha e air innse dha, ma chuireas e iarrtus a dh' ionnsuidh an Fhir-riaglaidh mu 'm buail i, gu 'm bi 'bheatha air a caomhnadh. A deir esan, "Cuiridh mi sin a' màireach, agus 'nuair a thig a' màireach a deir e aris, O, tha ùine gu leòr fhathast : feithidh mi beagan ni 's fhaide !" Gu h-obann tha airsan a ghainntire a' fosgladh, agus feuch Siorram agus an crochadair ! "O, feithaibh agus sgriobh-aidh mi 'n t-iarrtus." "Cha'n fheith" a deir iad, "Bhuail an t-uaireadair ; tha e tuillidh 's anmoch ; feumaidh tu bàsachadh ! A pheacaich bhochd, tha thu air do dhiteadh ! Cha'n fhiosrach thu c'uine a dh'fhaodas a' bhinn a bhi air a cur an gnìomh. Theagamh an diugh fein. Tha thu 'cur romhad dàil a chur ann an aithreachas gus a' màireach ; ach a' màireach faodaidh tu bhi 'n ifrinn. Tha Crìosd a' bualadh an diugh ; ach cuimhnich gu faod am bàs bualadh a' màireach. Am feadh a tha thusa 'cumail do charaid a's fearr amach, faod-aidh am bàs briseadh asteach agus do ghreasad air falbh chum a bhreitheimh ! Thig, mata, an diugh gu Iosa. Tha E toileach tearnadh *an diugh*. Tha geata neimh fosgailte *'n diugh*. Faodaidh a' màir-each a bhi tuillidh 's anmoch ?

Leugh Mat. xxiv. 36—51 ; xxv. 1—13 ; Luc. xii. 16—21 ; xiii. 24—28 ; Gni. xxiv. 25 ; 2 Cor. iv. 1, 2 ; Eabh. iii. 7—15.

# *Is fheudar gu 'm bi Thu air do Sgrios, mur Tig Thu!*

"Ciod a dh' fheumas mi a dheanamh chum gu 'n tearnar mi?" Creid anns an Tighearn Iosa Crìosd. "Ciod a dh' fheumas mi a dheanamh gu bhi air mo chall." "Dimeas a dheanamh air slàinte cho mòr." Cha ruigear leas nì air bith *a dheanamh.* Tha sinn caillte cheana. Tha Iosa a' tairgsinn ar tearnaidh; ach ma dhiùltas sinn a thairgse tha sinn a' fuireach mar a bha sinn. Nam biodh neach air a lot le nathair bhàsmhoir, 's gu 'n diùltadh e feum a dheanamh do leigheas, dh' fheumadh gu 'm bàsaicheadh e. Is e 'n soisgeul an t-aon leigheas air son an anama, 's ma ni sinn dearmad air, marbhaidh am peacadh sinn. Cha ruig thu a leas a bhi a' d' mheirleach no a' d' mhortair gu d' anam a chall. Faodaidh tu a bhi d' chumadh fein do òrduighibh a chreidimh o 'n leth-muigh; ach mu 'r tig thu gu Iosa tha thu caillte! Smuainich air na briathraibh sòlaimte, *Ciamar a theid sinn as ma ni sinn dìmeas* air slàinte co mhòr? Tha dol as neo-chomasach, ma dhearmaideas sinn an t-aon mheadhon tearnaidh. Tha bàta air a tarruing le sruth aibhne a dh' ionnsuidh an eas chobharaich; far an fheudar dh' i bhi air a call; ach tha aon chreag na h-aonar a dol amach 'na stùic dlù do 'n àite 'm bheil i dol seachad, far am bheil daoine 'feitheamh le ròp. Abair gu 'n dean an sgioba dearmad air greim a dheanamh air, ciamar is urrainn iad dol as? Is e dearmad an sgrios. Iosa amhàin tha comasach air an anam a thearnadh. "Agus cha 'n 'eil slàinte ann an neach air bith eile; oir cha 'n 'eil ainm air

bith eile fo neamh, tre am feud sinn a bhi air ar tearnadh." O, a pheacaich, tha do dhìteadh siorruidh cìnnteach, ma dhiùltas tu Iosa. Agus cia mòr a bhios do chionta 's do pheanas. "Cha 'n fhàgar tuillidh "dhuinn ìobairt air son peacaidh, ach dùil eagalach ri breitheanas agus feirg theinntich, a sgriosas na h-eascairdean. An tì a rinn tàir air lagh Mhaois ma bhàsaich e gun trocair, cia mòr is measa na sin am peanas air am measar esan toillteannach a shaltair fo chasaibh Mac Dhe agus a rinn tarcuis air Spiorad nan gras?" Ciod am mealladh a rinn greim ort? Am bheil thu 'smuaineachadh nach cuir Dia an gniomh a bhagraidhean, gu 'n teid thu as o shùil gheur-sheallaich, no gun còmhdaich na creagan thu? Na faoin-dhòchais! Cha 'n eil dol as ach le teachd gu Iosa, agus dearmad 'na aonar is sgrios cinnteach. "A chionn gu 'n do ghairm mi agus gu 'n do dhiùlt "sìbhse, ni mise mar an ceudna gàire ri 'r sgrios-sa, "ni mi fanoid 'n uair a thig bhur n' eagal. An sin "gairmidh iad ormsa ach cha fhreagair mi, iarraidh "iad mi gu moch ach cha 'n fhaigh iad mi; oir cha "do roghnaich iad eagal an Tighearna agus rinn iad "tàir air m' achmhasan uile." O, a pheacaich, thoir thu fein as o'n bhagradh uamhasach so. Tha Iosa, anis, 'na sheasamh le gàirdeanaibh fosgailte. Tha E 'g aslachadh ort tighinn agus a bhi air do thearnadh. Na diùlt a ghràs ni 's fhaide. Thig le d' uile pheacaibh agus bhròn. Thig dìreach mar a tha thu—thig air ball. Cha tilg E air chor air bith amach thu. Thig gu Iosa! Thig gu Iosa!

Faic Gna. i. 24—31; Eoin iii. 14—21, 36; Gni. iv. 12; Eabh. ii. 1—3; x. 26—31.

# *Theid Mi gu Iosa.*

MAR ta mi gun aon chùis do ghnà,
Ach d' fhuil gu 'n dhòirteadh air mo sgà
'S gu bheil do chuireadh caomh dhomh tlà,
O, Uain Dhe, tha mi 'teachd !

Mar ta mi, 'nis, gun mhoill gun cheal,
A dh' ionnlaid m' an' m' o aon dubh smal ;
'S d' fhuil fein a dh' fhuadaicheas gach sal
O, Uain Dhe, tha mi 'teachd !

Mar ta, san uair, bochd, truagh a 's dall,
Uam sealladh, saibhreas, slàint air chall,
Ach annad-s' gheibhear iad mar gheall ;
O, Uain Dhe, tha mi 'teachd !

Mar ta mi, 'nis, air udal truagh,
Le iomad imcheist 's cath tha cruaidh,
Le gleachd amach 's geilt 'stigh ta buan
O, Uain Dhe, tha mi 'teachd !

Mar ta mi 's tu gu 'n gabh tre ghras,
Gu maith, gu 'n glan 's gu 'n toir a sàs
Do ghealladh chionn gu 'n chreid gach tra
O, Uain Dhe, tha mi 'teachd !

A. M——R.

## *Fann maille ruinn.*

Luc. xxiv. 29.

Grian m' anama 's tu 'Fhir-shaoraidh ghraidh,
Cha n' oidhch' 's tu dlù le dealradh àigh,
O 'n ùir na bacadh neul o 'm shùil
Gu 'm faiceadh d' òglach thu gu 'iuil.

'Nuair bhraonas ciùin tlà dhriuchd na suain
Gu m' rosgaibh claoidht' le caithris bhuain,
Mo smuain mu dheireadh biodh mu 'm thamh,
Air uchd m' Fhir-shaoraidh 's m' fhois gun phràmh.

O mhoch gu feasgar, fuirich leam,
Gun thus' mo bheò cha bhiodh aon am,
'San oidhch' orm teann fan leam an tràs
Gun thus' cha n' fhaoduinn dol gu bàs.

Aon chlì do d' chloinn ma rinn mo Dhia,
Dìmeas, an diugh air guth a Thriath
Tog ort gu gnìomh a Dhia le gràs,
An ciont na leig leis luidhe 'n sàs.

Fritheil air tinn, 's dean saibhir bochd
O d' thaisg-thigh fial—'s dean dìon do nochd—
'Nochd biodh ciùin shuain aig luchd na caoidh
Gu suaimhneach seimh mar thamh nan Naoidh.

Thig dlù 's 'n uair dhuisgeas beannaich sinn
Mu 'n gabhar ceum troi' 'n t-saoghal leinn,
Gus ann an cuan do ghaoil air Neamh
Am faigh sinn fois 's nach fairich feum.

A. M.—— R.

# *Salm C.*

GACH slògh do 'n cònuidh 'n crunne-cè
Togaibh gu leir àrd chliu do 'n Triath
Le gàirdeachas 'n ur cruith-fhear treun
Le' r binn-cheol eireadh clìù do 'r Dia

Biodh fios gu 'r Dia E, Triath an àigh,
O 'm bheil gach àl—ar dealbh 's ar deo;
A threud sinn 's biadhaidh e gach trà;
'S nì dìon a 's àrach dhuinn ri 'r beò.

Air dorsaibh 'arois dòirtibh 'steach,
'Na chùirtibh ait, dha thigibh dlù;
'Sguth molaidh 's gàirdeachais gach neach
A' luaidh air feartaibh Dhe nan dùl.

C' arson? gu 'r maith ar Triath ar Dia,
Mu thròcair chinntich 's maith 'bhi seinn,
'S fhìrinn a sheas gu daingean riabh
Gu mair feadh linnte sìorruidh leinn.

A. M——R.